ALLEINE'S

SAINT'S POCKET BOOK.

GAELIC.

---

*Price One Shilling.*

# LEABHAR-POCAID

AN

# NAOIMH:

NO

## GUTH DHE ANNS NA GEALLAIBH

EADAR-THEANGAICHTE O BHEURLA

IOSEIPH ALLEINE.

*Ughdair " Gairm Dhurachdaich do Pheacaich Neo-iompaichte."*

---

'A réir na h-aimsir so theirear mu Iacob agus mu Israel, " Ciod a dh'oibrich Dia ?"—*Aireamh*, xxiii. 23.

---

INVERNESS:

*Printed by J. Johnstone,*

And Sold by R. B. Lusk and Co. L. Grant, and D. Morrison and Co. Inverness; K. Douglas, Tain; Oliver and Boyd, Edinburgh; M. Ogle, Glasgow; and W. Scott, and J. Kerr, Greenock.

1823.

---

# DO'N LEUGHADAIR.

*A Leughadair Chriosduidh,*

An so tha air a chur a' d' làmh Co'chruinneachadh saibhir a dh'fhìrinn phrìseal a' sruthadh o fhior chridhe d' Athar nèamhaidh, agus air a rùnachadh chum làn-dearbhachd a thabhairt duit mu'n mhòr ghràdh leis an do ghràdhaich e d' anam.

Is e so, gun amharus, aran na cloinne, nach iarr neach air bith, agus nach co'pàirtich neach air bith, ach iadsan a ta ocrach air dhòigh spioradail. Dhoibhsan bithidh e 'na chuirm do nithibh reamhar. An so ithidh iad, agus bithidh air an sàsuchadh gu pailt. Tha guth an Ard Bhuachaille r'a chluinntinn. Is e, gun amharus, guth phailteis; oir tha e treòrachadh gu cluainibh glas, agus làimh ri uisgibh ciùin. An so tha bòrd air a dheasuchadh f'ar comhair—eadhon 'am fianuis ar naimhde: agus is ann le lòn mar so a ta 'n t-Athair nèamhaidh a' crùnadh a chloinne le caoimhneas—gràidh agus tròcair.

A Leughadair, ma dh'fhoghluim thusa "geallanna fhaotainn trìd chreidimh" (Eabh. xi. 33.) agus ma's i do chrioch ann bhi 'g am faotainn, thu a cho'pàirteachadh ann an "nàduir diadhaidh" (Pead. i. 4.) ni's ro phailte, an sin bithidh an leabhar so do d' anam mar an lòn a ghabh Eliah fuidh 'n chraoibh aiteil, IMICHIDH TU 'NA NEART GUS AN RUIG THU SLIABH DHE, 1 Righ xix. 8.

# AN CLAR INNSIDH.

CAIB. V.



CAIB. VI.

GEALLANNA MU DHEIGHINN NITHE SPIORADAIL.

MU PHEACADH.

## CAIB. VII.

### MU GHRAS.

## CAIB. VIII.

### MU MHEADHONAIBH GRAIS.

## CAIB. IX.

### MU GHEUR-LEANMHUINN.



## CAIB. X.

### GEALLANNA MA DHEIGHINN NITHE TALMHAIDH.

## CAIB. XI.

### GEALLANNA AIR SON CUIDEACHAIDH AN NAOIMH ANN AMANAIBH TRIOBLAID AGUS GEUR-LEANMHUINN.

# LEABHAR-POCAID

AN

# NAOIMH.

DIA A' LABHAIRT O SHLIABH GHERIDSIM, &c. &c.

## CAIB. I.

*Guth an Teachdaire roimh'n Righ Mhòr.*

O uile luchd àiteachaidh an t-saoghail, agus sibhse 'ta gabhail còmhnuidh air thalamh, thigibh; thugaibh fainear, agus éisdibh; tionailibh gu léir a dh'ionnsuidh gairm fhollaiseach an Righ mhòir. Eisdibh, sibhse 'ta fad as, agus sibhse 'ta dlù; esan aig am bheil cluas a chum éisdeachd, éisdeadh e. Is mise guth an ti a ghlaodhas anns an fhàsach, " ullaichibh slighe an Tighearna. Bitheadh gach gleann air àrduchadh, agus gach sliabh agus cnoc air ìsleachadh; oir tha glòir an Tighearn air fhoillseachadh." Siùbhlaibh, siùbhlaibh trìd nan geatacha; tilgibh suas, tilgibh suas an rathad mòr; glanaibh as na clachan; togaibh suas bratach air son an t-sluaigh; oir feuch, tha'n Tighearn ag èigheach slainte do uile iomallaibh an domhain. Sgeul aoibhneach! O sibhse

'ta'm braighdeanas! Eisdibh, sibhse uile a ta seallainn air son slàinte ann an Israel: feuch! dhuibhse ta mi giùlan deadh sgéil mhòir aoibhneis, a bhitheas do'n uile shluagh. Sgeul bheannuichte! Ullaichibh 'ur cluasan agus 'ur cridheachan. Dh'àithn an Tighearna dhomhsa, ag ràdh, "Rach a dh'ionnsuidh an t-sluaigh agus naomhaich iad; bitheadh iad air an ionnlad, agus ullamh; oir tha 'n Tighearn a' teachd a nuas air béinn Shioin, ann am fianuis nan uile chinneach; ni h-ann an crithibh-talmhainn agus teine, no ann an neulaibh agus dòrchadas: ni h-ann an tàirneanaich, agus lasraichibh, a' reubadh nam beannta, agus a' sgoltadh charraig 'nam bloighdibh." Cha'n 'eil e a' labhairt ribh o dhuibhre, agus dhorchadas agus dhoininn: cha'n abair sibh ni's mò, "Na labhradh an Tighearna ruinn, air eagal gu'm bàsaich sinn." Feuch, tha e a' teachd le sìth; tha lagh na caoimhneis 'na bheul; tha e searmonachadh sìth—sìth dhàsan a ta fad as, agus dhàsan a ta dlù. Feuch, tha e a' teachd a' leumnaich air na beanntaibh; thainig e thairis air sliabh Ebail, Deut. xi. 29. xxvii. 12. 13.—Cha bhi fearg no malluchadh ni's mò: tha e air teachd gu sliabh Gheridsim, far am bheil e 'na sheasamh a chum an t-sluaigh a bheannuchadh. Tha e a' cur an céill briathran sìth agus fìrinn, ag iarruidh slàinte d'a shluagh, a' labhairt sìth r'a uile shliochd.

Feuch, tha e teachd air sgeaduchadh le lasraichibh gràidh, le innigh chaomhalachd; mòr shaorsadh, agus maitheanais lionmhoir. O cia torrach a ghràdh: O cia làn a chiochan, eadhon gu goirteas, gus am bheil iad air an deothail le 'chlann ocrach!

Eisdibh, uime sin, O chlann, éisdibh riumsa. Dhuibhse ta e air àithneadh, O shlòigh, chinneacha agus theanga, 'san àm anns an cluinn sibh am fuaim aoibhneach, trompaid na gàirdeachais, sgeul na sìth, ann an guth an t-soisgeil shiorruidh—gu'n tuit sibh

sios an làthair-na cathrach, agus gu'n dean sibh aoradh dhàsan a ta beò gu saoghal nan saoghal!

Eiribh, agus thigibh air falbh; ullaichibh, ullaichibh sibh féin; na éisdibh le cluais neo-thimchioll-ghearrte; cha'n ann air nì coitchionn a ta sibh. Feuch, tha 'chathair air a suidheachadh; cathair nan gràs, far am bheil mòrachd agus tròcair a' gabhail còmhnuidh le chéile. O'n chathair, bheir an Tighearna coinneamh dhuibh. O'n chathair labhraidh e ribh: o chathair-na-tròcair, o eadar an dà cherub, air àirc na fianuis. Feuch tha'n Tighearn a' teachd a mach o 'phàilliun: an Dia cumhachdach o Shion. Tha 'mhòrachd a' còmhdachadh na neamhan, tha'n talamh làn d' a ghlòr. Tha teine gràidh a' dol a mach roimh 'ghnùis; tha tròcair agus fìrinn mu'n cuairt da; is iad ceartas agus sìth àite-tàimh a righ-chathrach. Tha e a' marcachd air 'eachaibh agus a charbadaibh slàinte; tha coimhcheangal na beath' agus na sìth ann a bheul.

Deanaibh gàirdeachas, O neamha: agus deanadh an talamh gu léir fuaim aoibhneach do'n Tighearna. Beucadh an fhairge; buaileadh na tuiltean am basa; agus deanadh lionmhorachd nan eilean luath-ghàire. Seasaibh amach uil' fheachda nèimh; ullaichibh 'ur clàrsaichean; tilgibh air falbh 'ur corona òirdhearc; bithibh ullamh le'r triompaibh; thigibh amach le'r tùis-shoithichibh òir, làn de nithibh deadh-bholaidh; oir bithidh ar guth neo-bhinn, cha'n urradh dhuinn ruigsinn air fonn cliù ar Cruthuighear. Gidheadh éireadh iadsan a ta chòmhnuidh 's an duslaich, agus seinneadh iad ceòl. Giùlainibh 'ur cuibhrionn de'n t-seirbhis ghlòrmhoir so; ach thugaibh fainear agus fritheal aibh. Gairmibh amach bhur n-anama, agus gach nì 'ta'n taobh a stigh dhibh; togaibh suas 'ur guth, suidhichibh 'ur sùilean, meudaichibh 'ur cridheachan, agus rùnaichibh an uile chumhachd; oir tha obair air an son uile: bithibh bidheanta agus suidh-

ichte ; cha'n urradh dhuibh ro mhòr dìchioll a dheanamh.

Thigibh amach, sibhs' a shubhailce, iathaibh an t-slighe: bithibh uile 'an ullamhachd. Seasadh creideamh agus dòchas a mach. Lasraich, O ghràidh! thigibh, O iartasa blàtha, agus brisibh le togradh! Deanadh eagal ùmhlachd le mòr urram. O aoibhneis, bi ullamh le d' òran gaoil! Gairm a mach uile nigheana a' cheòil, gu fàilt a chur air an Tighearna 'n uair théid e seachad. Thigeadh ginealach nan naoimh am follais, agus sgeadaicheadh iad an t-slighe le meanglanaibh agus trusganaibh slàinte, agus le òran saoraidh. Tha sibh uile 'n 'ur seasamh an diugh, an làthair an Tighearna bhur Dia: ceannardan bhur tréubha, bhur seanairean agus bhur luchd riaghlaidh, fir Israeil gu léir, bhur clann bheag, bhur mnathan, agus an coigreach a ta ann bhur campa, o'n fhear-gearraidh fhiodha, gus an fhear-tarruing uisge, a chum 's gu'n rachadh sibh ann an coimhcheangal ris an Tighearna bhur Dia, agus 'na mhionnaibh-san a ta 'n Tighearna bhur Dia a' deanamh ribh air an là 'n diugh, a chum 's gu'n daingnich e 'n diugh sibh mar shluagh dha féin, agus gu'm bi esan dhuibhse 'na Dhia, agus mar a thubhairt e ribh, agus mar a mhionnaich e.

Rinn mise mo ghnothach. Théid teachdaire na maduinn as an t-sealladh 'n uair dh'eireas a' ghrian 'na maise o 'seòmraichibh glòrmhoir. Tha mis' a' dol air falbh: cuiream mo bhéul 's an duslaich. Guth an Tighearna! An guth tlà agus ciùin! O m'anam folaich d' aghaidh le sgàile, agus crom thu féin gu làir, agus cuir thu féin ann an sgoltadh de'n charraig 'n uair ghairmeas Iehobhah 'ainm, agus a bheir e air a mhaitheas uile a dhol seachad a'd' làthair, Deut. xxix. 10.—13.

## CAIB. II.

*Roi'-ràdh—An gairm, no Guth an Tighearna.*

---

Eisdibh, O iomalla na talmhainn, 's e 'n Dia cumhachdach, an Tighearn a labhair; cruinnichibh mo naoimh do m' ionnsuidh,—iadsan a rinn coimhcheangal rium le iobairt, Salm l. 15. Feuch, daingnichidh mi mo choimhcheangal eadar mis agus sibhse, Gen. xvii. 7. Air mo naomhachd mhionnaich mi gu'm bi mi a'm' charaid-cùmhnanta dhuibh. Tha mi togail mo làimh suas gu neamh,—tha mi mionnachadh gu bheil mi beò gu siorruidh; agus do bhrìgh gu bheil mise beò, bithidh sibhse beò mar an ceudna. Bithidh mise mar dhìdean agus àite fois dhuibh: is mise bhur neart, bhur cuibhrionn, bhur n-oighreachd agus bhur dòchas; bhur Dia agus bhur fear-stiùiridh, Salm xlviii. 14. Am feadh a ta agamsa, cha bhi uireasbhuidh oirbhse, agus an nì sin ata mise dhomh féin, an nì ceudna bithidh mi dhuibhse: bithidh sibhse 'n 'ur sluagh dhomhsa, Ecs. xix. 5. 6. ginealach taghte, sagartachd rioghail, cinneach naomha, ionmhas sònruichte dhomhsa os ceann 'gach uile shluagh, 1 Pead. ii. 9. Tha mi a' gairm nèimh agus thalamh mar fhianuis air an là 'n diugh, gu bheil mi a' gabhail ribh mar chuid dhomh féin gu siorruidh. Bithidh m' ainms' air a sgriobhadh oirbh, agus bithidh sibhse 'n'ur postaibh an Teampull bhur Dé, agus cha téid sibh a mach as ni's mò, Taisb. iii. 12.

M' éideadh féin caithidh sibh, agus m' iomhaigh féin giùlainidh sibh; agus ni mi sibh 'n 'ur fianuisibh, agus 'n 'ur litrichibh o Chriosd a dh'ionnsuidh an t-saoghail; agus bithidh sibh 'n 'ur soithichibh taghte chum m' ainms' a ghiùlan am fianuis nan cinneach, Gniomh ix. 15. Agus a chum gu 'm faic sibh gur

ann da rìreadh a ta mi, feuch, tha mi deanamh coimhcheangal siorruidh ribh, air a shuidheachadh anns gach nì agus cìnnteach, 2 Sam. xxiii. 5. agus tha mi nis 'ga thabhairt thairis duibh mar mo ghniomhsa, air a shéulachadh le fuil naomha, agus air a dhaingneachadh le mionnaibh Dhé—an Dé sin do nach comasach breug a dheanamh, do nach aithne àit' air son aithreachas, Tit. i. 2. Thigibh a dhaoine beannuichte; gabhaibh inneal 'ur slàinte, gabhaibh an sgriobhadh; thugaibh fainear na seulachan: is iad so inneala-séilbh na h-òighreachd. Na bitheadh eagal oirbh. Tha'n tiodhlaic saor agus làn. Feuch, tha e air a sgriobhadh ann am fuil, air a shuidheachadh air toilltneas uile-dhiongmhalta bhur n-urrais—an ti sin anns am bheil mo mhòr thlachd, agus a ta le a bhàs a' deanamh an tiomnaidh so neo-chaochluidheach, Eabh. ix. 12—26. air chor agus nach urrar bhur n-ainm-sa dhubhadh a mach gu siorruidh, ni mò 's urrar an oighreachd a thoirt uaibh, no na dìleaban a laghduchadh; cha bhi nì air bith air atharrachadh, cha'n fheudar nì air bith a chur ris, no a thoirt uaith gu siorruidh, Gal. iii. 15—17.

*'S iad beannuchdan a' choimhcheangail, an dara cùid,* A SHAORSAINNEAN *agus* A SHOCHAIRE GLÒRMHOR, *no* A CHOMASAN *agus* A CHEART-CHÒIREAN RIOGHAIL.

Is sona ta thu, O Israeil! Cò ta cosmhuil riut, O shluaigh! Deut. xxxiii. 29. A mhàin creid, agus feuch do bheannuchadh! Thugaibh fainear, O mo chlann, beannuchadh bhur n-Athar agus eluinnibh agus aithnichibh na sochaire glòrmhor, agus na ceart-chòirean rioghail, a ta mi 'n so a' buileachadh oirbh.

EARRANN I.

*Tha* SOCHAIREAN *agus* SAORSAINNEAN *a' choimhcheangail air an gabhail a stigh ann I. Ar saoradh coitchionn o 'r n-uile fhiachaibh.*

An so tha mi a' seulachadh 'ur maitheanais. Ged robh bhur peacanna mar a' ghainneamh, agus co cumhachdach ris na beanntaibh, bàthaidh mis' iad ann an doimhneachd mo thròcar neo-chriochnach; bithidh mise tròcaireach do 'r n-euceartaibh; meudaichidh mise chum maitheanais. Far an do mheudaicheadh bhur peacanna-sa, bithidh mo ghràs-sa an ro mhò air a mheudachadh: ged robh iad mar scàrlaid, bithidh iad geal mar an sneachda, ged robh iad dearg mar chorcur, bithidh iad mar olainn, Isa. i. 18. Feuch tha mise 'g am nochdadh féin riaruichte—tha bhur peacanna air am maitheadh dhuibh—tha an eiric diolte—tha bhur fiachan air an glanadh air falbh—tha làmhsgriobhaidh nan òrduighean a bha 'n 'ur n-aghaidh air a dubhadh amach, Col. ii. 13. 14.

Ge b' e air bith nì a ta aig an lagh, aig a' choguis, no aig an fhear-thagraidh 'n 'ur n-aghaidh, uatha sin uile ta mise 'g 'ur saoradh. Is mise, eadhon mise, an ti a dhubhas amach bhur n-euceartan air sgàth m' ainm féin. Cò chuireas coire sam bith as 'ur leth-sa, 'n uair shaoras mise sibh? Cò dhìteas sibh 'n uair a ghairmeas mise sibh neo-choireach? Rom. viii. 33, 34. A mhaca agus a nigheana, biodh deadh mhisneach agaibh, tha bhur peacanna air am maitheadh dhuibh, Mat. ix 2. Crath-ghlanaidh mise bhur coguisean, agus cuiridh mi guth na sìth ann 'ur beul; bithidh iad dhuibhse mar chlàir-cuimhne air an sgriobh mi bhur maitheanais, agus cha bhi guth céilg, no féirg, no uamhainn ni's mò, Jer. xxxii. 40.

II. *Ar fuasgladh*; 1. *O thigh na daorsadh.*

An so tha mi a' co'dhaingneachadh bhur fuasgladh o thigh na daorsadh. Thigibh a mach, sibhse uile 'ta

'm braighdeanas. Thigibh amach, O phriosunacha an dòchais, oir fhuair mi éirig. Tha mi a' gairm saorsadh dhoibhsan a ta 'm braighdeanas, agus fuasgladh o phriosun dhoibhsan a ta ceangailte. Feuch, bhris mi bhur ceanglaichean, chrith mi bunaite bhur priosuin, agus dh'fhosgail mi na geata iaruinn, Gniomh. xii. 6.—10. Le fuil a' choimcheangail chuir mi a mach na priosunaich as an t-slochd anns nach 'eil uisge sam bith, Sech. ix 2. Eiribh, O sibhse a shaoradh leis an Tighearna, cuiribh dhibh eudach 'ur braighdeanais; éiribh, agus thigibh air falbh.

2. *O phriosun dòrch agus gleadhreach a' pheacaidh.*

Cha chum priosun dorch agus gleadhreach a' pheacaidh sibh ni's fhaide; fuasglaidh mi bhur geimhlean, agus tilgidh mi dhibh 'ur ceanglaichean; cha bhi tighearnas aig a' pheacadh oirbh ni's mò, Rom. vi. 14.

Leighisidh mise bhur cùl-shleamhnuchadh, còmhdaichidh mi bhur n-easaontas; naomhaichidh mi sibh gu h-iomlan; cuiridh mi m' eagal ann 'ur cridheachaibh, a chum 's nach tréig sibh mi. Ged robh bhur n-éucearta mòr agus cumhachdach, gidheadh ni còghnadh mo spioraid, nàdur glanaidh m' fhola, agus leigheas mo smachdachaidh, oibreachadh le chéile, maille ri 'r dìcheall agus bhur n-urnuighibh fein, air chor agus nach buadhaich iad 'n 'ur n-aghaidh, ach gu'n tuit iad sios roimhibh gu h-obann.

3. *O phriosun na h-uaighe.*

O phriosun làidir agus droch bholaidh na h-uaighe saoraidh mise sibh. O bhàis, bithidh mise a' m' phlaigh dhuit; O uaighe, bithidh mise a' m' sgrios dhuit. Cha'n fhaic mo mhuinntir ionmhuinn truaillidheachd gu bràth. Atharraichidh mi bhur truaillidheachd a chum glòir, agus bheir mi air bhur duslach

éiridh agus mo mholadh. An nì a chuirear ann an anfhainneachd, togaidh mi suas ann an cumhachd ; an nì a ta air a chur 'na chorp nàdura, togaidh mise suas, 'na chorp spioradail, 1 Cor. xv. 42.—44. Cuiridh bhur cuirp truaillidh neo-thruaillidheachd umpa, agus cuiridh bhur cuirp bàsmhor neo-bhàsmhorachd umpa, 1 Cor. xv. 53. Bithidh bàs air a shlugadh suas le buaidh, agus bàsmhorachd le beatha, 1 Cor. xv. 54. Na biodh eagal oirbh, O mo chlann ; thigibh agus nochdaidh mi dhuibh an nàmhaid a chuir geilt oirbh : féuch, an so, tha righ nan uamhainn 'na luidhe, cosmhuil ri Sisera anns a' bhùth, oir a cheangal ris an talamh, le tàirngibh sàthte tre 'leth-cheann. Feuch an tabhartas taitneach, ceann 'ur nàmhad air mèis : dhuibhse bheir mi thairis an namhaid so air an deachaidh buaidh a thoirt, agus bheir mi bàs thairis dhuibh mar dhìleab, Cor. iii. 22. O bhàis, c'àit am bheil do ghath ? C'àit a nis am bheil d' armachd, anns an do chuir thu do mhuinghinn ? Thigibh mo shluagh, rachaibh a stigh do 'r seòmraichibh ; thigibh a dh'ionnsuidh bhur leapaiche duslaich, agus luidhibh sios ann an sìth, agus gabhadh 'ur feòil fois ann an dòchas, Isaiah lvii. 2. oir eadhon anns an fheòil so chì sibh Dia. O sibhs' a mharbhadh leis a' bhàs, ni mise bhur cuirp a ta nise co gràineil ri closaich na dìge, a shaoradh o chumhachd na h-uaighe ; ni mi iad cosmhuil ri corp glòrmhor 'ur slànuighear àrduichte, Phil. iii. 21. Amhaircibh, ma's urradh dhuibh, air a' ghrian 'n uair dhealraicheas i 'na neart; eadhon leis a' ghlòir cheudna, ni mise bhur sgeaduchadh, O sibhs' air bheag creidimh, Mat. xiii. 43.

4. *O shlochd dhorchadas siorruidh.*

O shlochd uamhasach dhorchadas siorruidh tha mise 'g 'ur saoradh. Na biodh eagal oirbh ; bithidh sibh sàbhailt o'n dara bàs, Taisb. ii. 11. Tha sibh air

'ur tearnadh o'n fhéirg ri teachd, agus cha tig sibh gu bràth a chum dìtidh, 1 Tes. v. 10. Cha bhi lasraichean Thophet comasach air eadhon fuiltean 'ur cinn a dhathadh, ni mò bhios boladh an teine dhibh. Seasaibh air a' bhruaich, agus seallaibh sios air an t-slochd uamhasach, am prìosun ifrinneach o'n d'rinn mi bhur saoradh. Feuch mar tha deatach am péin ag éiridh suas gu saoghal nan saoghal ! Taisb. xiv. 11. Tha iad a' malluchadh, a' béuchdaich, agus a' toirt toibheum. Ciod 'ur barail de na deamhnaibh ifrinneach ud ? Am biodh sibh toileach air iad a bhi agaibh mar 'ur companaich, agus 'ur luchd-buairidh ? Ciod 'ur barail de na slabhraidhibh dòrchadais ud ? No de na h-aibhnichibh pronnaisc, na h-innealaibh claoidh air son an anaim agus a' chuirp, na guil, na tuireannaibh, agus na giasgainibh fhiacla ud ? An urradh dhuibh smuaineachadh air an fhògradh sìorruidh sin o Dhia, a leanas an àithne—imichibh uam a shluagh malluichte ?" Am b'urradh dhuibh còmhnuidh a ghabhail maille ri teine mìlteach agus sìorruidh ? 'Si so an oighreachd chum an d'rugadh sibh, Eph. ii. 3. ; ach dh'oibrich mise slàinte air 'ur son. Cha d'òrdaich mise sibh a chum féirge, Tes. v. 9.; ach mo smuainte do'r taobhsa, is smuainte sìth iad, Ier. xxix. 11.

*III. Ar dìdean o'r n-uile naimhdibh : 1. O thagraibh an lagh.*

An so tha mi toirt thairis dhuibh 'ur culaidh-dhion. O làimh 'ur naimhdean uile ni mise bhur saoradh, 2 Righ. xvii. 39. ; o uile thagraibh an lagh ni mise bhur gleidheadh ; oir dh' fhuiling 'ur n-urras dioghaltas an lagh air 'ur son. Tha mo cheartas riaruichte ; tha m' fhearg air a sìtheachadh ; agus mo ghlòir air a chàramh, Dan. ii. 24. Feuch, tha mise am fagus a dh' fhireanaicheas, Isa. l. 8. ; cò esan a dhìteas sibh ?

2. *O uachdaranachd chumhachdan an dorchadais.*

Bruthaidh mise sàtan gu h-aithghearr fuidh 'r cosaibh, Rom. xvi. 20.; agus suidhichidh mi bhur cosa le caithream air muinealaibh bhur nàimhde. Na biodh 'ur cridhe fuidh thrioblaid, ged tha agaibh ri gleachd ri uachdaranachdaibh agus cumhachdaibh, agus luchd riaghlaidh dhorchadais an t-saoghail so, Eph. vi. 12.; oir is mò an Ti a ta annaibhse, na esan a ta 's an t-saoghal. Faodaidh esan 'ur sàil a bhruthadh: ach bruthaidh sibhs' a cheann-san. Feuch, 'ur Slanuighear a' toirt bruid am braighdeanas; a' creachadh uachdaranachdan agus chumhàchdan, agus a' deanamh buaidh-chaithream os an ceann tre 'chrann-ceusaidh! Col. ii. 15. Feuch, Sàtan a' tuiteam sios mar dhealanach o neamh, Luc. x. 18.; agus Samson 'ur slàintc a' giùlan air falbh geatan agus puist ifrinn air a' ghuailnibh, agus 'gan suidheachadh suas mar chomharran buaidh. Tha e spionadh a mach sgòrnach an leòmhainn, agus a' togail suas cridhe a bhrathadair air bàrr a shleigh, agus ag ionnlad a làmhan, agus a' dath chulaidh sgiamhaich ann am fuil 'ur naimhde, Isa. lxiii. 1.—3.

3. *O bhuaidh an t-saoghail.*

Cha bhi a choimheachas, no a mhiodal ro chruaidh air son 'ur creideamh buadhach, 1. Eoin v. 4. Ged thog e suas an Eiphit, Amelec, agus Moab, le 'n armachd uile 'n 'ur n-aghaidh; gidheadh, am feasd, cha chum iad amach o Chanaan sibh. Bitheadh deadh mhisneach agaibh—thug 'ur Tighearna buaidh air an t-saoghal, Eoin xvi. 33. Ged robh a dheuchainnean cumhachdach; gidheadh air m' fhíreantachd, tha mi a' mionnachadh nach tig nì air bith oirbh gu siorruidh nach urradh dhuibh a ghiùlan, 1 Cor. x. 13. Ach ma chì mi gu 'm bi 'n leithide sin a thrioblaidean

(o'm bheil eagal oirbh) ro chruaidh air son 'ur subh-ailcean, agus cosmhuil ri buaidh thoirt air bhur n-anamaibh, cha 'n fhuiling mi dhoibh teachd oirbh gu bràth; seadh, bheir mi air bhur naimhdibh seirbhis a dheanamh dhuibh; agus tha mi a' fàgail an t-saogh-ail mar dhubhairidh agaibh, 1 Cor. iii. 22.

4. *O mhallachd na Croiche.*

Bithidh àmhghair 'na chùpan fallain duibh; Salm cxix. 71. dh'òl an Tighearn an nimh 'na chorp féin, agus na dh'fhàgar air bhur son-sa, is deoch-leighis e, a dh'oibricheas a chum maith dhuibh, Rom. viii. 28. Olaibh gun eagal, agus na iarraibh gu'n rachadh an cùpan seachad; oir tha mise 'ga bheannuchadh mu'n tabhair mi dhuibh e. Olaibh uile dheth, agus bithibh taingeil, Mat. xxvii. 26. 27. gheibh sibh mo bheannuchd 'an iochdair a' chùpain, a chum 'ur trioblaidean a dheanamh milis. Seasaidh mise leibh anns gach staid; agus bithidh mi a' m' charaid daingean duibh anns gach atharrachadh, Isaiah xliii. 2. anns an fhàsach labhraidh mi gu càirdeil ribh; anns an teine, agus anns an uisge bithidh mise maille ribh. Bithidh mi a'm' neart do'n bhochd, agus a' m' neart do 'n fheumnach 'na airc: a' m' dhì-dean o 'n doinionn, a'm' sgàil o 'n teas, an uair bhios gaoth nan uabhasach mar anradh a' bualadh air a' bhalladh.—Bithidh bhur fulangas, ni h-ann na chù-pan féirge, ach na chùpan gràis dhuibh; ni h-ann 'na mhallachd, ach, 'na leigheas; ni h-ann na chùpan geilt-chrith, ach, 'na chùpan beannachd, Eabh. xii. 6. 7. 8. Bithidh mo bheannachd-sa maille ribh anns gach staid. Bithidh sibh cha'n e 'mhàin beannuicht' ann 'ur bas-caid agus beannuicht' ann 'ur stòras; ach mar an ceudna beannuicht' ann 'ur bochdainn agus bean-nuicht' ann 'ur n-uile dheuchainnibh. Bithidh sibh, cha'n e 'mhàin beannuicht' ann 'ur bailtibh, agus bean-

nuicht' ann bhur n-achaibh ; ach mar an ceudna, beannuichte bithidh sibh ann 'ur geimhlibh, agus beannuicht' ann 'ur fògradh ; beannuichte bithidh sibh 'n uair nithear geur-leanmhuinn oirbh, agus a mhasluichear sibh, agus a' thilgear amach 'ur n-ainm mar nì olc. Na SOCHAIRE sona, agus na SAORSAINNEAN glòrmhor so a bhuineas do mhacaibh Dhé, tha mise, leis a' chomas neo-chaochluidheach so, a' suidheachadh oirbh gu siorruidh.

### EARRANN II.

### COMASAN *agus* CEART-CHÒIREAN RIOGHAIL *a' choimh-cheangail.*

Seadh, ni mì, cha'n e mhàin bhur saoradh o'r n-uile thruaighe, ach builichidh mi oirbh comasan agus ceart-chòirean rioghail, agus suidhichidh mi sibh ann an sonas ni's mò na o'n thuit sibh riamh. Feuch, tha mi 'g am' thabhairt féin duibh, agus na h-uile nithe maille rium féin.

Thugaibh fainear, O uile luchd àiteachaidh na talmhainn ! Faicibh, agus gabhaibh iongantas gu mòr ! Bìodh ioghnadh oirbh O neamha! Bithibh air 'ur gluasad O bhunaite làidir an domhain ! Oir bithidh sibhse 'n 'ur fianuisibh dhomh. Air an là 'n diugh, le comhcheangal, tha mise 'g am bhuileachadh féin air mo sheirbhisich, Gen. xvii. 7.

*Tha e 'ga thabhairt féin duinn : 1. Mar ar Dia.*

Is mise bhur Dia, eadhon bhur Dia féin, gu saoghal nan saoghal, Salm xlviii. 14. ; cha'n 'eil ni air thalamh agaibh ni's cìnntiche na mise—Na tighean a thog sibh, no na tighean a cheannuich sibh, cha leibh féin iad co cìnnteach agus is leibh mise. An so ta bhur còmhnuidh a réir toil bhur maighstir ; ach is mise bhur n-oighreachd shiorruidh, Salm xvi. 5 cha

'n 'eil annta so ach iasaid air son aimsir; ach bithidh mise a'm' ionad-còmhnuidh dhuibh o linn gu linn, Salm xc. 1.

*Gu bhi dhuinne an àite luchd-dàimh,—2. Ar caraid.*

Thigibh am fagus, agus na biodh eagal oirbh. C'àit' am bu chòir dhuibh bhi saor, mar ann maille ri 'r cuid féin? C'àit' am bu chòir dhuibh bhi dàna, mar ann aig bhur dachaidh féin? Cha robh sibh riamh 'san t-saoghal ni bu mhò aig bhur dachaidh, na'n uair a ta sibh maille riumsa. Tha cead agaibh mise, no mo bhuaidhean a chleachdadh uair air bith bhios feum oirbh. Bithidh mise dhuibh gach aon nì 's àill leibh; bithidh mise a'm' charaid duibh. Bithidh mo rùn-sa maille ribh, Salm xxv. 14. agus bithidh cead agus comas agaibh air teachd a' m'ionnsuidh-sa, agus bhur cridheachan a dhòrtadh a mach 'n am uchd, Ephes. iii. 12.

*3. Ar lighiche.*

Bithidh mi a'm' lighiche dhuibh. Leighisidh mise bhur cùl-sleamhnuchadh, agus slànuichidh mi bhur n-easlaintean uile, Hos. xxv. 4. Na biodh eagal oirbh; riamh, cha d' chailleadh anam a dh'fhàg e féin a'm' làmhaibh-sa, agus a lean m'òrduighean.

*4. Ar buachaille.*

Bithidh mi a'm' bhuachaille dhuibh, Salm xxiii. 1. Na biodh eagal uile oirbh, oir tha mise maille ribh; bheir mo shlat agus mo lorg còmhfhurtachd dhuibh. Cha bhi uireasbhuidh oirbh, oir beathaichidh mise sibh; cha téid sibh air seachran (gu bhi caillte,) oir aisigidh mi sibh. Bheir mi oirbh luidhe sios ann an cluanaibh glas, agus treòraichidh mi sibh làimh ri uisgibh ciùin, Salm xxiii. Cuairtichidh mise sibh le m' ghairdean, agus giùlainidh mi sibh 'n am uchd; gabh-

aidh mise an t-slighe gu socrach, a réir mar bhios a' spréidh agus a' chlann comasach air fhulang, Isa. xl. 11. Ma bhios m'ofaigich neo-chùramach, ni mi féin an obair. Bheir mise breith eadar spréidh agus spréidh. Iarruidh mi a chuid 'a chailleadh, agus bheir mi air ais a' chuid a dh'fhuadaicheadh air falbh: ceanglaidh mi suas a'chuid a bhriseadh, agus neartaichidh mi a' chuid a bha tinn; ach sgriosaidh mi an reamhar agus an làidir, agus beathaichidh mi iad le breitheanas, Esec. xxxiv. 2. 3. 4. 16. 17. Coimhididh mise mo threud a là agus a dh'oidhche: feuch dh'òrdaich mise mo mhinisteire mar 'ur luchd-faire agus cinnIùil, a ni faire air bhur n-anamaibh, Eabh. xiii. 17. Seadh, bithidh m'aingle na'n luchd-faire dhuibh, agus ni iad dion-fhaire air mo threud. Ged dheanadh mo sheirbhisich codal, gidheadh bithidh mo shùilean-sa oirbh a là agus a dh'oidhche: cha tig codal no suain air fear-coimhead Israeil, agus a shùilean cha tarruing e air falbh o'n ionracan, Iob. xxxv. 7. Stiùiridh mise sibh le m' shùil, agus cha leig mi gu bràth sibh as mo shealladh.

5. *Ar n-àrd-uachdaran.*

Bithidh mi a'm' àrd-uachdaran duibh, 's e 'n Tighearna bhur breitheamh, 's e 'n Tighearna bhur fear tabhairt-lagha, 's e 'n Tighearna bhur righ, Isa. xxxiii. 22. Na biodh eagal oirbh a droch-bheart dhaoine; bheir mise breith air bhur cùis, agus ni mi bhur còir a dhian; mallaicheadh iadsan, beannaichidh mise; dìteadh iadsan, ach fìrinnichidh mise.

Anns an là dheireannach, 'nuair thig sibh a chum breith, chì sibh 'ur caraid agus 'ur n-athair an ait' a' bhreitheanais, Eccles. iii. 16. 17. Am' làmhaibh-se bithidh bhur cùis air fhàgail, agus gu cinnteach seasaidh sibh ann am breitheanas; air mo dheas làmh gheibhear sibh am measg nan caorach, agus cluinnidh

sibh an righ ag radh " thigibh, sibhse ta beannuichte, sealbhaichibh an oighreachd."

6. *Ar fear-pòsda.*

Bithidh mi a'm' fhear-pòsda dhuibh, Isa. liv. 5. Ann an caomh-ghràdh agus tròcair, pòsaidh mi sibh rium féin gu siorruidh. Bithidh sibhse agamsa, agus ni h-ann aig fear eile; agus mar an ceudna bithidh mis' agaibhse, Seadh, mionnaichidh mi dhuibh, agus tionnsgnaidh mi ribh ann an coimhcheangal, Esec. xvi. 4—10.; bithidh mi a'm' chuibhrionn shiorruidh agaibh. Togaibh suas, a nis, bhur sùilean a dh'ionnsuidh an ear agus an iar, gu tuath agus gu deas: Nach 'eil agaibh roinn mhaiseach, oighreachd thaitneach? An urradh dhuibh 'ur beartas aireamh, no bhur sonas féin a mheas? An urradh dhuibh farsuingeachd neo-chriochnach a thomhas, no siorruidheachd a thuigsinn? Feuch, is leibhs' iad iad so uile. M'ionmhasa, gu léir, fosglaidh mi dhuibh, agus ni air bith cha chum mi uaibh.

EARRANN III.

*Tha e 'ga thabhairt féin thairis duinn 'na uile* IOMLANACHDAIBH *feumail agus 'na uile* DHILLSEACHD PEARSADH.

Uile bhuaidhean, agus uile phearsa na Diadhachd, tha mise toirt thairis duibh. A'm' uil' iomlanachdaibh feumail is leibhse mi, agus bithidh mi dhuibh an àit' uile dhìllsean pearsadh.

*I. A'm' uile* IOMLANACHDAIBH FEUMAIL.

1. *A shiorruidheachd mar aimsir ar sonais.*

Is i mo shiorruidheachd aimsir bhur sonais. Is mise an Dia siorruidh; agus am feadh a ta mise, bithidh

mi a'm' bheath agus a'm' bheannachd dhuibhse. Bithidh mi dhuibh a'm' thobair aoibhneis, agus sìth, agus sonais nach teirig a choidhch. Is mise an ceud neach, agus an neach deireannach, a bha, ata 'nis ann, agus a bhitheas; agus bithidh mo chumhachd agus mo Dhiadhachd siorruidh ceangailte dhuibhse gu bràth, Isa. xxxv. 10.

Bithidh mi a'm' charaid, a'm' athair, agus a'm' Dhia dhuibh am feadh a bhios agam bith. Na biodh eagal oirbh, oir is e'n Dia bith-bhuan bhur dìdean, ged thréigeadh na h-uile sibh, gidheadh cha tréig mise sibh. Ged lasadh suas an talamh, agus gach nì a t'ann, bithidh mis'a'm' chuibhrionn sheasmhaich agaibh. 'Nuair luidheas sibh an dì-chuimhne a' measg nam marbh, le caoimhneas gràidh buan-mhaireannach cuimhnichidh mise sibh, Eabh. xiii. 5.

2. *A neo-chaochluidheachd, mar charraig ar fois.*

Bithidh mo neo-chaochluidheachd air son carraig 'ur fois. 'Nuair bhios an saoghal cosmhuil ris an fhairge thrioblaidich a' beuchdaich m'an cuairt duibh, an so faodaidh sibh suidheachadh ann an sìth. Tha neo-chaochluidheachd mo nàduir, mo choimhairle, agus mo choimhcheangal 'n am bunaitibh daingean air son bhur creidimh, agus 'nan còmhfhurtachd shiorruidh dhuibh, 2 Tim. ii. 19. 'Nuair bhios sibh air 'ur sàruchadh, agus air 'ur luasgadh le doinionn, thigidh a'm' ionnsuidh-sa; tha mise a'm' chaladh dòchais agus fois duibh; an so tilgibh 'ur n-acair, agus cha ghluaisear sibh am feasd, Ierem. xvii. 13. 17.

3. *'Uile-chumhachd air son ar dìon.*

Bithidh m'uile-chumhachd mar dhion duibh. Is mise an Dia uile-chumhachdach, bhur Tearmun'ear

uile-chumhachdach, bhur Tiodhlacach uile-chumhachdach.

Ciod ged bhiodh 'ur naimhde lionmhor? Is mò iadsan a ta leibh, na iadsan a ta 'n 'ur n-aghaidh; oir a ta mise maille ribh. Ciod ged robh iad cumhachdach? Cha 'n 'eil iad uile-chumhachdach. Is mò bhur n-Athair no iad uile, agus cha bhi neach air bith comasach air 'ur spionadh as mo lamhaibh-sa, Eoin. x. 28. Co a bhacas mo chumhachd, no chumas air ais mo shlàinte? Cò 'ta cosmhuil ri Dia Iesuruin, a ta marcachd air nèamh chum 'ur cuideachadh, agus 'na mhòrachd air na speuraibh? Is mise claidheamh bhur dion, agus sgiath bhur mòrachd. Is mise bhur carraig, agus bhur daingneach, bhur fear-saoruidh, bhur neart, adharc bhur slàinte, agus bhur tùr ard, Salm xviii. 2. Ni mise bhur cumail suas an aghaidh uile chumhachd an nàmhaid: cha tuit sibh gu siorruidh, oir is e 'n Dia uile-chumhachdach ata 'g 'ur cuideachadh. Cha'n fhaigh eadhon geatan ifrinn buaidh oirbh. Ged dh'àrdaicheadh bhur naimhdean iad féin mar an iolair, ged shuidhicheadh iad an nid am measg nan reulta, eadhon as a sin bheir mise nuas iad, deir an Tighearna, Obad. 4.

4. *A thròcairean mar ar maoin.*

Bithidh mo thròcairean duibh mar mhaoin. Is mis' Athair nan tròcair; agus a leithid sin a dh'Athair bithidh mi dhuibh. Is mise Tobar nan tròcair; agus bithidh an Tobar so fosgailte dhuibh gu siorruidh. Tha mo thròcairean-sa pailt, agus bithidh iad fathast air a' meudachadh d'ur taobh-sa, Isa. lv. 7. tha iad mòr agus bithidh iad air an cuir am meud duibh; tha iad cinnteach, agus bithidh iad mar sin gu siorruidh. Ged nach d'thoir an crann-fìge uaithe blàth, agus ged nach fhàs air an fhionan cinneas; ged fhàilnich meas a' chrainn-ola, agus ged nach d'thoir na

machraichean uatha lòn; ged ghearrar an treud as o'n bhainnir, agus ged nach biodh buar air bith air na buailtibh; gidheadh na biodh eagal oirbh; oir mo thròcair-sa cha'n fhàilnich gu siorruidh, Hab. iii. 17. Gu cinnteach leanaidh maith agus tròcair sibh uile laithean 'ur beatha, Salm, xxiii. 6. Rinn mise sibh, agus giùlainidh mi sibh; seadh, ni mi bhur giùlain agus bhur saoradh. Ni mi coimhcheangal bith-bhuan ribh, nach tionndaidh mi air falbh o dheanamh maith dhuibh. Tha mi a' mionnachadh gu'n nochd mi dhuibh caoimhneas Dé. Tha e co furasda dhomhsa dì-chuimhneachadh gur mi Dia, agus a ta dhomh dì-chuimhneachadh a bhi gràsmhor. Am feadh is e m' ainm-sa "Iehobhah, tròcaireach, gràsmhor, fad-fhulangach, pailt ann am maitheas agus fìrinn," cha dì-chuimhnich mi tròcair a nochdadh dhuibhse, Salm, ciii. 17. Mhionnaich mi nach bithinn ann am féirg ribh, agus nach tugainn achmhasan; oir siùbhlaidh na beannta, agus bithidh na cnuic air an atharrachadh, ach mo chaoimhneas cha phill mi uaibhse gu siorruidh, ni mò bhios mo choimhcheangal air atharrachadh, deir an Tighearn aig am bheil tròcair oirbh.

5. *A ghliocas mar ar Comhairliche.*

Bithidh mo ghliocas mar fhear-comhairle dhuibh. Ma tha neach sam bith a dh' uireasbhuidh gliocas, iarradh e uamsa, agus bheirear dhà e, Seum. i. 5. Bithidh mi a'm fhear-saoraidh dhuibh. 'N uair bhios sibh ann an dòrchadas, bithidh mi a'm' sholus duibh. Ni mi bhur slighe dìreach roimhibh. Cha'n 'eil sibhse ach gearr-sheallach, ach bithidh mis' a'm' shuilibh dhuibh. Ni mi faire os 'ur ceann, a chum gach maith a gheall mi dhuibh, a dhòrtadh oirbh; a chum gach olc o'm bheil eagal oirbh a chumail air falbh, no a thionndaidh chum maith. Gheibh sibh 'ur lòn, agus 'ur leigheas 'nan aimsir, agus tròcairean agus trioblaidean, uile freagarach agus nan aimsir féin, Salm xxiii. 2.—3.

Is aithne dhomhs' an t-ionracan a shaoradh o bhuaradh, agus an t-aingidh fhàgail gu là a' bhreitheanais a chum bhi air a smachdachadh. Earbaibh annamsa, agus na aomaibh a chum 'ur tuigse féin. Is mise an Dia a dh'oibricheas na h-uile nithe air bhur son. Ged tha sibh a nis a' sealltainn air m'oibre le iongantas, gun fhios ciod is ciall doibh; gidheadh, anns an là dheireannach, 'n uair chi sibh rùn Dé gu follaiseach air fhoillseachadh eighidh sibh le aoibhneas "Cia lionmhor d'oibre a Thighearna! ann an gliocas rinn thu iad gu léir," Salm civ. 24.

6. *A Cheartas mar ar dioghaltair agus ar tuarasdalaiche.*

Is mise bhur dioghaltair agus 'ur fear-tuarasdail. Na biodh eagal oirbh dlùthachadh; cha leamsa dian-chorruich. Tha mo cheartas, cha'n e 'mhàin air a réiteachadh d'ur taobhsa, ach mar an ceudna ag oibreachadh air bhur son. Tha mi co h-iomlán air mo riarachadh ann an iobairt fear mo ghràidh, agus gu bheil ceartas féin, a bha roimhe so mar chlaidheamh lasrach 'n 'ur n-aghaidh, a nis mar dhion agus mar chuideachadh dhuibh; agus an nì sin a bha aon uair 'na uamhann eagalach, a nis 'na shaorsainn agus 'na chòmh-fhurtachd, Salm ix. 1. 9.—14. Fuidh'r n-uile shàruchadh bithidh so 'na dhìdean duibh. Deanaibh aithnaichte bhur doilgheasa dhomhsa, agus ni mo cheartas bhur dochair a chàramh, agus bhur seirbhis a dhuaiseachadh. Bithidh mo cheartas, a tha do mhuinntir eile mar uamhaisibh sgàil a' bhàis, dhuibhse 'na aobhar dòchais agus gàirdeachais. Ged pheacaicheadh sibh na tuitibh 'an éu-dòchas; oir tha mise ceart chum am maitheadh dhuibh. Ma tha sibh aig dragh no trioblaid sam bith air mo sgàth-sa, na saoilibh gu bheil 'ur saothair caillte, oir cha 'n 'eil mi éu-ceart chum gu'n dì-chuimhnichinn sibh. Is mise an Dia fìrinneach a thaisg suas air 'ur son, agus a

shuidheacheas oirbh crùn na fìreantachd. Am bheil sibh a' faotainn masladh agus geur-leanmhuinn air mo sgath-sa? Cuimhnichibh gu bheil mise ceart chum amghar a dhioladh dhoibhsan a ta cur trioblaid oirbh; agus dhuibhse 'ta fuidh thrioblaid, fois maille rium féin. Ged nach toill bhur n-uile sheirbhisean agus fhulangais am maith is lugha aig mo lamhaibh-sa; gidheadh do bhrìgh gu'n gheall mi an duaiseach-adh coimhlionaidh mi mo ghealladh.

7. *A naomhachd mar thobar gràis duinn.*

Bithidh mo naomhachd 'na thobar gràis dhuibh. Eoin i. 16. Is mise Dia an dòchais, Dia a' ghràidh, Dia an fhoighidin, Ughdair agus Fear-criochnach-aidh a' chreidimh; Dia nan uile ghràs; agus bheir mi gràs duibhse. Is e mo rùn, sibhs' a dheanamh 'n 'ur luchd-co-pàirt de m' naomhachd, Eabh. xii. 10. Bithidh mi a'm thobar bith-bhuan beatha spioradail duibh. An t-uisge 'bheir mise dhuibh, bithidh se annaibhse mar thobar uisge a' sruthadh suas a chum beatha shiorrùidh. An siol na beath', a chuireas mis' annaibh, bithidh se air a bheathachadh, air altrum, agus air a chumail suas le m' chumhachd, a chum gu'm bi e neo-bhàsmhor, Eoin iv. 14. An t-ungadh a gheibh sibh o'n Ti naomh, fanaidh e annaibh a chum gach nì a ta feumail a theagasg dhuibh. Gnàthaich-ibh na meadhona a dh'òrduich mise, agus thig sibh fuidh bhlàth ann an cùirtibh 'ur Dé. Seadh, sàsaich-idh mi bhur n-anam an àm tarta, agus ùngaidh mi bhur cnàmhan, agus bithidh sibh mar lios air a deadh-uisgeachadh, Isa. lviii. 2. Féuch, bithidh mi dhuibh mar an drùchd, fàsaidh sibh mar an liligh, agus cuir-idh sibh a mach 'ur freumha mar an Lebanon; sgaoilidh bhur geugan, agus bithidh bhur maise mar an crann-ola, Hos. xiv. 5. 6.: fathast 'n 'ur seann aois bheir sibh a mach toradh; bithidh sibh ùr agus sult-mhor, Salm, xcii. 14.

### *II. 'Na uile* DHILLSEACHD PEARSADH.

An toiseach. *Dia an t-Athair, gu bhi 'na Athair dhuinn.*

Is mis' an t-Athair maireannach, agus bithidh mi a'm' *Athair dhuibhse*, Eoin xx. 17. Tha mi 'g 'ur gabhail thugam mar mhic agus nigheana, 2 Cor. vi. 18. Feuch tha mi 'g 'ur gabhail, ni h-ann mar sheirbhisich ach mar mhic, a chum fantainn a'm' thigh gu siorruidh, Eoin viii. 35. 36. Ge b' e air bith gràdh no cùram a dh'fhaodas cloinn earbs' fhaotainn o'n athair, an nì céudna faodaidh sibhse a bhi 'n dòchas fhaotainn uamsa, agus mòran ni's mò do bhrígh gur mis' is glice, is mò agus is fearr na athraichean talmhaidh sam bith. Ma bheir athraichean talmhaidh nithe maith d'an cloinn, nach mòr is mò no sin a bheir mise dhuibhse? Luc. xi. 13. Ciod a b'àill le mo chlann? Cridhe 'ur n-athar, tigh 'ur n-athar; cùram 'ur n-athar, cluas 'ur n-athar; aran 'ur n-athar, agus slat 'ur n-athar; is leibhs' iad so uile, Iob vii. 17.

1. *Tha se a' gealltuinn a ghràdh athaireil.*

Bithidh mo ghràdh athaireil agaibh. Mo chridhe tha mi pàirteachadh 'n'ur measg, mo chaoimhneas gràidh tha mi buileachadh oirbh, 1 Eoin iii. 1.

2. *A thruas athaireil.*

Mo thruas athaireil. Mar ghabhas athair truas d'a chloinn, gabhaidh mise truas dibhse, Salm ciii. 13. 14. cuimhnichidh mise bhur feòil; agus cha bhi mi dian a chum peacadh a chomharrachadh; ach còmhdaichidh mi na h-uile le sgàile mo ghràidh, Salm lxxviii. 39.

3. *A theagasg athaireil.*

Mo theagasg athaireil. Bheir mi oirbh gu'n cluinn sibh guth milis air 'ur cùlthaobh, ag radh, " 'S i so an t-slighe" Frithealaidh mise d'ur n-anfhainneachd, agus teagaisgidh mi dhuibh mo reachda; beathaichidh mi sibh le bainne 'n uair nach urradh dhuibh biadh ni's treis' a chnàmh. Ni mise bhur teagasg agus 'ur stiùireadh le m' shùil, Salm xxxii. 8.

4. *A dhion athaireil.*

Mo dhion athaireil. A'm' eagal-sa tha aobhar earbsa làidir; agus aig mo chloinn bithidh àite dìdean. Is tùr laidir m'ainmse, a dh'ionnsuidh an ruith sibh, agus anns am bi sibh tearuint' an àm na trioblaid. Pillibh a chum an daingneach, O phriosanacha an dòchais! Tha mis' a'm' dhìdean réidh agus dlù dhuibh; agus air nach d'thoirear buaidh gu siorruidh, Gnath. xiv. 26.

5. *A lòn athaireil.*

Mo lòn athaireil. Na biodh eagal uireasbhuidh oirbh ann an tigh bhur n-athar tha aran ni's leòr. Bheir mise an aire air bhur corpaibh. Na biodh cùram oirbh ciod a dh'itheas sibh, ciod a dh'òlas, no ciod a chuireas sibh umaibh; is leòr gur aithne d'ur n-athair neamhaidh gu bheil feum agaibh air na nithibh so. Ullaichidh mise air son 'ur n-anama; biadh air an son, tighean air an son, agus cuibhrionnan air an son, Eoin vi. 30—59.

Feuch, tha mi a' suidheachadh bòrd mo shoisgeil air 'ur son, le comasaibh agus comhfhurtachdaibh, nach 'eil e 'n comas do neach air bith a thoirt uaibh. Chuir mi roimhibh aran na beatha, agus craobh na beatha, agus uisge na beatha, Eoin vi. 48.; ithibh, O mo chàirdean, òlaibh gu pailt, O mhuinntir mo ghràidh.

6. *A dhearbhadh athaireil.*

Mo dhearbhadh athaireil. Smachdaichidh mi sibh do bhrìgh gu bheil gràdh agam dhuibh ; agus a chum nach bi sibh air 'ur dìteadh leis an t-saoghal, 1 Cor. xi. 32.

'San dara àite, *Dia a' Mac gu bhi na fhear-pòsd' againn.*

Tha mi toirt mo Mhac dhuibh, ann an ceangal-pòsaidh siorruidh. Tha mi 'ga thoirt thairis duibh mar ghliocas, chum 'ur soillseachadh ; mar fhìreantachd a chum 'ur fìrinneachadh ; mar naomhachd a chum 'ur leigheas o'r n-éuceartaibh ; mar shaorsainn a chum 'ur tearnadh o'r naimhdibh. Tha mi 'ga bhuileachadh oirbhse, le a lànachd uile, a thoilltneas uile, agus a ghràsaibh uile. Is leibhs' e 'na uile dhreuchdaibh. Dh'ùng mis' e gu bhi na fhàidh. Am bheil sibh aineolach ? Ni esan 'ur teagasg. Chuir mi e a shearmonachadh an t-soisgeil do'n bhochd, a dh'aisigeadh sealladh do'n dall, agus a thoirt saorsainn doibhsan a bh'air am bruthadh, Luc. iv. 18.

Dhaingnich mis' e, le m' mhionnaibh, 'na *shagart* gu siorruidh. Ma pheacaicheas neach sam bith, bithidh esan 'na fhear-tagraidh aige ; ni esan rèite air son a chionta le dioladh. Am bheil ìobairt, no seirbhis sam bith agaibh ri thairgse ? Thugaibh e d'a ionnsuidh-san agus gheibh sibh freagradh sìth, 1 Pead. ii. 5. Air bhi agaibh a leithid sin a' dh'àrd shagart os ceann tigh Dhé, 's e bhur beath' a theachd do m'ionnsuidh ; thigibh le dànachd.

Shuidhich mis' e 'na *righ* os ceann mo Shioin naomh. Ni esan bhur riaghladh agus bhur dion. Is esan righ na fìreantachd, righ na sìth ; agus a leithid sin a righ bithidh e dhuibhse. Togaidh mise suas a bhratach air 'ur son ; togaidh mi suas a chathair annaibh. Riogh-

aichidh se ann am fìreantachd, agus riaghlaidh se ann am breitheanas. Bithidh e 'na ionad-fasgaidh o'n ghaoith, 'na dhìdean o'n doinionn, agus 'na sgàile craig mhòir ann an tìr airsnealaich, Isa. xxxii. 2.

'San treas àite, *Dia an Spiorad, gu bhi na chomhairliche agus 'na chomhfhurtair dhuinn.*

Tha mi a' toirt mo spiorad duibh gu bhi 'na chomhairliche agus 'na chomhfhurtair agaibh. Bithidh esan 'na dhian chompanach agaibh, agus gabhaidh e còmhnuidh maille ribh gu siorruidh. Tha mi 'g 'ur coisrigeadh-sa mar theampull d'a naomhachd. Bithidh esan na fhear-stiùiridh dhuibh, agus ni e bhur treòrachadh a dh'ionnsuidh gach uil' fhìrinn. Ni e bhur seuladh suas gu là na saorsainn, agus bithidh e dhuibh mar gheall-daingnich 'ur n-òighreachd, gu teachd saorsa na seilbh a cheannaicheadh, Ephes. i. 14.

EARRANN IV.

*Maille ris féin, tha se a' tabhairt na h-uile nithe eile araon anns an* T-SAOGHAL A TA LATHAIR *agus anns an* T-SAOGHAL A TA RI TEACHD.

Agus mar thug mi thairis mi féin duibh, mar sin bheir mi dhuibh na h-uile nithe maille rium féin, talamh agus nèamh ; beath' agus bàs ; nithe a ta làthair agus nithe a ta ri teachd, Eoin xvi. 13.

1. *Nithe a ta làthair.*

Na nithe a ta làthair, is leibhs' iad. Feuch, bheir mi dhuibh beannuchadh Chaleb,—na tobraichean uachdrach agus na tobraichean iochdrach. Beannaichidh mise sibh leis an uile bheannuchadh spioradail, ann an ionadaibh nèamhaidh ann an Criosd, Ephes. i. 3.

An toiseach. *Na* TOBRAICHEAN UACHDRACH, *no tròcairean spioradail. I. Uchdmhacachd, comas teachd d'a ionnsuidh, éisdeachd, sìth, comas buannuchadh.*

Dhuibhse buinidh an uchd-mhacachd, agus a' ghlòir, na coimcheangail, seirbhis Dé, agus na geallanna, Rom. ix. 4. Dhuibhse bheir mi a' chloich gheal, agus an t-ainm nuadh, Taisb. ii. 17. agus comas teachd a' m' ionnsuidh le dànachd; bheir mi mar an ceudna éisdeachd d'ur n-ùrnuighibh, 1 Eoin, v. 14. 15.

Tha mi fàgail sìth agaibh; mo shìth-sa ta mi tabhairt dhuibh. Gabhaidh mis' os làimh gu'm buannaich sibh, agus ni mi bhur cumail suas chum na crìche; an sin ni mi mo thiodhlaic féin a chrùnadh le beatha shiorruidh. Rinn mise sibh 'n 'ur oighreachaibh air Dia, agus 'n 'ur comh-oighreachaibh maille ri Criosd; agus sealbhaichidh sibh na h-uile nithe, Rom. viii. 17.

2. *Dìdean 'Ainglean.*

Thug mi dhuibh m'aingle mar luchd-aire. Ni daoine cumhachdach nèimh frithealadh dhuibh; bithidh iad 'nan spioradaibh frithealaidh chum maith dhuibh, Eabh. i. 14. Feuch dh'àithn' mi dhoibh air an treibhdhireas an aire thoirt oirbh; agus caoimhneas a nochdadh dhuibh. Bithidh iadsan mar bhuachaille cùramach, a ni faire os ceann mo threud 'san oidhche agus a chàmpuicheas mu thimchioll na buaile, Salm xxxiv. 7.

3. *Stiùireadh a Mhinisteire.*

Mo mhinisteire bheir mi dhuibh mar chinn-iùil. Pòl, Apolos, Céphas—is leibhs' iad uile. Tha mise do ghnàth maille riusan, agus bithidh iadsan do ghnàth maille ribhse, gu deireadh an domhain. Bheir mi dhuibh aodhairean a réir mo chridhe féin, Ier. iii. 15.

agus so mo choimhcheangal ribh, mo spiorad a ta oirbhse, agus mo bhriathran a chuir mi ann bhur beul, nach dealaich iad ri bhur beul, no ri beul bhur sliochd, no ri beul shliochd bhur sliochd, deir an Tighearna, o'n àm so eadhon gu siorruidh, Isa. lix. 21.

'San dara àite. *Na* TOBRAICHEAN IOCHDRACH, *no trocairean aimsireil*

1. *Cuideachadh a chreutaire.*

Agus air dhomh cur dhuibh co pailt ann an tròcairibh spioradail, nach mòr is mò na sin a bhuanas sibh tròcairean aimsireil? Na bithibh a dh'inntinn theagmhach—cuirear na nithe so uile ribh. Ni gach nì cruthaichte seirbhis duibh—Ni neamh agus talamh frithealadh dhuibh. Ni mi coimcheangal air bhur son ri beathaichibh na machrach, ri eunlaith nèimhe; agus bithidh sibh ann an cùmhnant ri clachaibh na machrach, agus bithidh na h-uile ann an sìth ribh, Iob v. 23. Ullaichidh mise air son 'ur n-uil' uireasbhuidhean. Am beathàich mise na h-eunlaith, agus an sgeudaich mi am feur; agus an saoil sibh gu'n dean mi dearmad air mo chlann féin? Cluinnidh mise na fithich òga 'nuair dh'èigheas iad; agus nach mò na sin a choimhlionas mi iarrtas na muinntir d'an eagal mi, Salm cxlv. 19 Na biodh eagal oirbh; cha bhi sibh an uireasbhuidh nì maith air bith. Cha'n iarradh sibh féin beartas, no toileachadh a bhiodh a chum uilc dhuibh Bheir mise biadh dhoibhsan d'an eagal mi, agus bithidh mi do ghnàth cuimhneach air mo choimhcheangal, cxi. 5.

2. *Co'-oibreachadh a fhreasdail.*

Co'-oibrichidh mo fhreasdal a chum maith dhuibh, Rom. viii. 28. Ni a' ghaoith dhoinionnach bhur séideadh ni's luaithe dh'ionnsuidh bhur caladh. Bithidh

sibh air bhur n-àrdachadh 'nuair 'shaoilear leibh bhi ro iosal, agus bithidh bhur buannachadh ni's mò, 'nuair 'shaoilear leibh bhi ro fhad' an càll; agus bhur maith, ni's éifeachdaiche air a chur air aghaidh, 'nuair as lugha ta sibh 'ga mhothachadh, 2 Cor. iv. 17.

### II. NITHE RI TEACHD.

Is leibhse nithe ri teachd: iomlanachadh bhur n-anama, saorsainn bhur cuirp, agus coimhlionadh bhur sonais.

1. *Aig àm bàis, ar gabhail a stigh ann an glòir.*

An deigh dhuibh mis' a ghlòrachadh rè aimsir air thalamh, agus an obair a thug mise dhuibh r'a dheanamh a' chriochnachadh, bithidh sibh air bhur togail suas a chum flaitheis; agus gheibh sibh fois o'r saothair, agus leanaidh bhur n-oibre sibh, Taisb. xiv. 13.

2. *Saorsainn o gach uile thrioblaid agus thruaillidheachd.*

An sin bithidh sibh air 'ur saoradh o gach trioblaid agus truaillidheachd, bithidh an scolb 'san fheòil air a spionadh amach, agus àm a' bhuaraidh thairis, agus bithidh am buaradair gu bràth a dh'easbhuidh obair—bithidh am falas air a shiabadh o'r gruaidhibh, agus thig amana fionfhuaireachd, agus luidhidh sibh sios gu siorruidh fuidh m' sgàil, Gniomh. iii. 19. Beathaichidh an t-Uan a ta 'm meadhon na righchathrach sibh; agus treòraichidh e sibh a chum tobraichean a dh' uisge na beatha, Taisb. vii. 17. Bithidh na deòir air an tiormachadh o'r sùilibh, agus cha bhi bàs ann ni's mò, no bròn, no éighich; agus cha bhi pian ann ni's mò, oir chaidh na ceud nithe thairis, agus feuch, nitheam na h-uile nithe nuadh, Taisb. xxi. 4.5. Atharraichidh mi Marah a chum

Naomi, tionndaidh mi bròn gu gàirdeachas; agus aran agus uisge na trioblaid a chum fhion chòmfhurachd siorruidh. Bithidh sibh air 'ur saoradh o'n chrann ceusaidh, agus o gach uile dheuchainn; nighidh sibh bhur trusgana, agus ni sibh geal iad ann am fuil an Uain: agus bithidh sibh an làthair righchathair bhur Dé, agus ni sibh seirbhis da 'na theampull a là agus a dh'oidhch'; agus gabhaidh esan a ta 'na shuidh air a' chathair còmhnuidh maille ribh. Cha bhi ocras no tart oirbh ni's mò; agus cha mhò a thuiteas a ghrian oirbh, no teas sam bith, Taisb. vii. 14.—16. Bithidh bhur cogaisean air an saoradh o uallach a' pheacaidh, agus cha chuir peacadh no teaganmh trioblaid oirbh ni's mò. Cuiridh mise crioch air peacadh, agus brisidh mi air falbh geimhle na truaillidheachd; agus bithidh sibh 'n 'ur n-eagluis ghlormhoir, gun smal, gun phreasadh, no ni air bith d'an leithide sin; ach naomh agus neo-lochdach, Ephes. v. 27.

Bithidh sibh air 'ur toirt a dh'ionnsuidh an righ, uile ghlòrmhor, ann an trusgain de obair ghreis, agus air an oibreachadh le òr; agus le aoibhneas agus gàirdeachas bheirear a steach sibh do lùchairt an Righ, Salm. xlv. 9. 13.—15. Mar sin gabhaidh muinntir ionmhuinn an Tighearna còmhnuidh maille ris gu tearuinte; agus seasaidh sibh do ghnàth 'na làthair a' toirt fainear a mhaise, agus ag éisdeachd a ghliocas. An sin fosglaidh mi annaibh tobar gairdeachais shiorruidh; agus brisidh sibh amach a' seinn a là agus a dh'oidhch', ag radh, "Naomha, naomha, naomha an Tighearna Dia uilechumhachdach, a bha agus ata, agus a bhitheas, Taisb. iv. 8. Air an dòigh so gheibh an t-ard-nàmhaid bàs, 'n uair bhàsaicheas sibhse; agus theid corp a' bhàis a chur air falbh maille ri'r corpaibh bàsmhorsa; agus is e là bhur bàis, là-breith bhur gloir.

3. *Aig an ais-eirigh, ann an glòir foirfe, agus saorsainn iomlan. Pilltinn an Fhir-shaoraidh. Togàil a' chuirp.*

Creidibh ann an Dia—Fanaibh ach beag, agus thig crioch air bròn, agus cha bhi peacadh ann ni's mò; agus an sin beagan ni's fhaide, agus cha bhi bàs ann ni's mò; ach bithidh an nàmhaid ma dheireadh air a mhilleadh, agus bhur buaidh iomlan. Agus fathast scalan beag, agus esan a ta r'a theachd, thig e, agus foillsichear sibhse maille ris ann an glòir, Eabh. x. 37. An t-Iosa so a thogadh suas uaibh gu nèamh, is amhuil sin a thig e, mar a chaidh e suas gu nèamh; agus an uair a thig e, gabhaidh e sibhse d'a ionnsuidh; a chum far am bheil esan, gu 'm bi sibhs' an sin mar an ceudna. Feuch a chomharradh, tha e teachd ann an neulaibh nèimhe le cumhachd agus mòr ghlòir; agus chì gach sùil e, agus ni uile threubha na talmhainn caoidh air a shon, Gniomh.i.12. Ach togaidh sibhse bhur cìnn do bhrìgh gu bheil là bhur saorsainn a' dlùthachadh. An sin séididh esan an tromp, agus bheir e oirbh gu'n cluinn sibh a ghuth ann 'ur duslaich, agus cuiridh se aingle cumhachdach a chum 'ur tionail o cheithir ghaoithibh nèimhe, agus giùlainidh iad sibh ann an carbad cumhachdach nan speur, a chum coinneamh a thoirt d'ur Tighearna; agus bithidh sibh air bhur n-ullachadh air a shon, mar bhean-bainnse air a sgeaduchadh fa chomhair a fir, Luc. xxi. 28.

An sin aidichidh e sibh an làthair 'ainglean; gheibh sibh 'ur maitheanas an làthair gach uile fheòil; agus mòr urram am fianuis a' cho'-chruinneachaidh choitchionn, Mat. x. 32. &c.

4. *Crùnadh agus àrdachadh nan naomh: an suidh ann am breitheanas air an t-saoghal.*

Mar so ni an Tighearna, le 'làimh féin, bhur crùnadh, agus bhur suidheachadh air cathraichibh; agus

bheir sibh breith air daonibh agus air ainglibh ; agus bithidh cumhachd agaibh os ceann nan cinneach ; agus cuiridh sibh bhur cosan air muinealaibh 'ur naimhde, Salm xlix. 14.

Feuch, shuidhich mis' an là chum bhur cur 'an séilbh. Dh'ullaich mi bhur crùna, agus an oighreachd. Ciod uime ta sibh 'an teagamh, O sibhs' air bheag creidimh ? Is iad so fior bhriathra Dhé. Am bheil sibh cinnteach gu bheil sibh a nis air thalamh ? A cheart co cinnteach bithidh sibh gu h-aithghearr maille riums' ann an nèamh. Feuch, labhair mis' e, agus cò a dh'atharraicheas e ? Chì sibh mi aghaidh ri aghaidh, agus bithidh sibh maille rium far a bheil mi, agus bheir sibh fainear mo ghlòir ; oir bithidh mis' air mo ghlòrachadh ann am naoimh. Chì gach uile fheoil gu 'n d'thug mise gràdh dhuibh; oir ni mi mo ghràs aithnichte annaibh. Bheir iadsan a thug fuath dhuibh fainear le iongantas, agus théid as doibh ; oir bithidh iad 'nam fianuisibh air mo ghlcadhnachas, agus air mòrachd mo chumhachd. Théid iadsan a dh'ionnsuidh teine siorruidh ; ach théid sibhse chum beatha mhaireannaich, Gniomh. xvii. 31.

Pillidh am Breitheamh le 'chuideachd ghlòrmhoir ; theid e suas le fuaim trompaid, agus treòraichidh e sibhse dh'ionnsuidh thigh 'Athar. An sin togaidh na geata an cinn, bithidh na dorsa siorruidh air am fosgladh, agus gabhaidh na neamhan a steach sibh gu léir ; agus bithidh sibh maille ris an Tighearna gu saoghal nan saoghal.

Ni mise gàirdeachas os bhur ceann le ceòl ; agus ni nèamh fuaim aoibhneis d'ur taobh. Anns an là sin bithidh fios agaibh gur mise an Tighearn a bheir duais do'n droing a dh'iarras mi gu dìchiollach.

5. *Siorruidheachd bheannuichte.*

Chì sibh gu cìnnteach, nach do chailleadh nì sam bith; ach bithidh agaibh deadh thomhas, air a dhinneadh, agus a' cur thairis: mìllte do bhliadhnaibh ann am flaitheas, air son an deadh smuain a's lugha, agus mìllte do mhìlltibh air son an deadh fhocal a's luhà, agus mar sin sios rè shiorruidheachd.

6. *Cuideachd ghlòrmhor.*

Coi'-cheòl glòrmhor m'aingle naomh, deadh cho'-chomunn m' fhàidhe beannuichte, co'-chuideachd aoibhneach nan abstol buadhach, feachda rioghail nan naomh-fhianuisean—iad so uile bithidh agaibh 'nan companaich gu siorruidh. Agus thig sibh ann an trusgainibh geala, le geugaibh pailme ann 'ur làimhaibh, gach neach a' giùlan chlàrsaichean Dé, agus shoithichean òir, làn do nithibh deadh bholaidh; agus tilgidh sibh 'ur corona a'm' làthair, agus maille ris na feachda nèamhaidh seinnidh sibh, a' toirt glòir do Dhia, agus ag ràdh, "Halleluiah! tha 'n Tighearna Dia Uile-chumhachdach a' rioghachadh! Moladh, agus urram, agus glòir, agus cumhachd gu'n robh dhàsan a ta 'na shuidh air an righ-chathair, agus do'n Uan gu saoghal nan saoghal!"

7. *An taisbeanadh àdhmhor.*

Ni mise sibh ionann ri ainglibh Dhé; agus bithidh sibh dhomhsa 'n'ur trompaibh molaidh gu siorruidh. Sàsuichear sibh gu pailt le saill ma thigh, agus as aibhnichibh mo shòlais bheir mi oirbh òl. Bithidh sibh 'n'ur n-òirdhearcas bith-bhuan. Chì sibh mise mar a ta mi; agus aithnichidh sibh mi mar a ta aithneadh oirbh. Is sibhse soithiche mo ghlòir, a bhios a chum cur-thairis mo mhaitheis a ghabhail, agus anns am bi mo ghràdh agus mo ghlòir neo-chriochnuicht' air

an dòrtadh a mach, làn, agus a cur thairs gu scruidh, Rom. ix. 23.

Is beannuicht' an tì sin a chreid; oir coimhlionar na nithe sin a chaidh ghealltuinn da. Labhair an Tighearn e, " chì sibh m'aghaidh, agus bithidh m' ainm-sa air a sgrìobhadh air clàr bhur n-eudainn, agus cha bhi feum agaibh ni's mò air grian no gealach, oir bheir an Tighearna sòlus duibh, agus rioghaichidh sibh gu saoghal nan saoghal, Taisb. xxii. 3—5.

8. *Tha e 'g ar gabhailne d'a ionnsuidh mar a mhuinntir féin.*

Agus mar a thug mi dhuibh mi féin air son bhur Dé, agus na h-uile nithe maille rium féin; mar sin gabhaidh mi ribh mar shluagh dhomh féin; agus bithidh sibh leamsa anns an là sin anns an dean mi suas mo sheudan, agus coiglidh mi sibh mar a choigleas duine a mhac féin a ta deananıh seirbhis da, Mal. iii. 17. 'N uair a sgrìobhas an Tighearna sios ainmeana an t-sluaigh, their e "gu cinnteach is iad so mo chlann-sa."

Ach biodh fhios agaibh gu'm bi mis' air m'iarraidh anns na nithibh so; ma tha sibh an dòchas na tròcairean so a cho'-pàirteachadh am feasd, guidheam oirbh luidhe sios aig a' pholl, agus frithealadh air son mo spioraid, agus a bhi dìchiollach ann an gnàthachadh nam meadhona, Luc. xi. 13.

Lughdaichidh mise cruadhas an lagh. Cha'n 'eil mi ag iarraidh riaruchadh o bhur làimhaibh-sa; fhuair mise éirig—agus cha'n 'eil mi ach a mhàin ag iarraidh gu'n gabhaidh sibh ritheleis an uile thoil. Cha'n 'eil mi a' sealltuinn air son iomlanachd. Gluaisibh a'm' làthair-sa, agus bithibh treibhdhireach; oir tha sin taitneach a'm' shealladh.

Tha mi 'g iarrridh gu'n gabhadh sibh ri m' mhac le bhi a' creidsinn ann; ach bheir mise làmh dhuibh chum a ghabhail, agus a chum géill agus umhlachd a

thabhairt dà; agus bheir mi oirbh gluasad ann am reachdaibh. Togaidh mise sibh air ghairdeanaibh, agus ionnsaichidh mi dhuibh coiseachd a dheanamh: òrdaichidh mi bhur ceumana. Seadh, na nithe sin, a réir teanntachd mo cheartais a thoill bàs siorruidh, tha mise deònach a ghabhail mar lethsgeul air son beatha. Gràs! gràs! *Amen.*

---

## CAIB. III.

*Guth na' muinntir a shaoradh, an deigh a' ghairm.*

Amen! Halleluiah! Bì do d' sheirbhisich a réir d' fhocail! Ach cò sinne, agus ciod e tigh ar n-Athar, gu'n d'thug thu sinn gu ruige so? Agus a nis O Thighearna Dhé, ciod a their do sheirbhisich riut. Tha sinn 'n ar tosd le iongantas, agus suidhidh sinn sios ann an uamhann; oir tha sinn eu-comasach ruigsinn air do chliù. Ciod is ciall do'n ghràdh iongantach so? Agus cia as duinne gu'n striochdadh Tighearna nèimh, agus na talmhainn gu dhol ann an coimhcheangal ri duslaich, agus gu'n gabhadh e 'na uchd an ginealach nimheach sin a thilg co minic an nimhe 'na aghaidh? Cha'n fhiù sinne eadhon cosa sheirbhisich ar Tighearn ionnlad; agus cia neochriochnach is lugha na sin is aithrigh sinn a bhi 'n ar macaibh agus 'n ar n-oighreachaibh dhuitse, agus 'n ar luchd-co'pàirt de na saorsainnean agus na sochaircean a bhuilich thu oirnn! Ach 's ann air sgàth do mhaitheis, agus a réir do chridhe féin a rinn thu na nithe mòra so uile. Eadhon mar sin, O Athar, do bhrìgh gu'n robh e maith ann ad shealladh.

Uime sin a ta thu mòr, a Thighearna Dhé; oir cha 'n 'eil neach ann cosmhuil riut, agus cha'n 'eil

Dia ann ach thù. Agus cia an cinneach air thalamh cosmhuil ri d' shluagh-sa, a chaidh Dia a shaoradh mar shluagh dha féin, agus a dheanamh ainm dha féin, agus a dheanamh air an son nithe mòr agus uamhasach; oir dhaingnich thu iad dhuit féin gu bhi 'nan sluagh dhuit gu bràth; agus thus' a Thighearna tha a' d' Dhia aca, 2 Sam. vii. 18. &c.

Gabhaibh iongantas, O neamha, agus bi air do ghluasad O thalamh, do thaobh an nì ghlòrmhor so! Oir feuch, tha pàilliun Dé am measg dhaoine, agus gabhaidh e còmhnuidh maille riu, agus bithidh iad 'nan sluagh dha; agus bithidh Dia féin maille riu, agus 'na Dhia dhoibh. Bithibh fuidh iongantas, agus làn uamhainn; oir tha a' bhearna neo-chriochnach air a càramh suas; tha 'n ciontach air a ghabhail ris, agus rèite air a dheanamh eadar Dia agus duine; tha coimhcheangal sìth air a dheanamh, a mhaireas gu saoghal nan saoghal.

Deanaibh gàirdeachas O aingle! Deanaibh luathghàire O sheraphim! O uile chàirdean an fhir nuadh phòsda ullaichibh òran bainnse! Feuch is e so iongantas nan iongantas; oir phòs Iehobhah e féin r'a bhraighdibh gun dòchas ann an làthair an t-saoghail gu léir. Dh'fhàg e dhuinne nithe luachmhor nan neamha shuas, agus nithe luachmhor an talamh bhos, de an lànachd uile, agus cha do chum e nì sam bith air ais uainn.

Agus a nis O Thighearna, is tusa an Dia sin, agus tha do bhriathra fior, agus gheall thu am maitheas so do d' sheirbhisich, agus cha d'fhàg thu nì air bith aca r'a iarruidh nach d'thug thu seachad gu saor. A-mhàin, am focal a labhair thu mu thimchioll do sheirbhisich, daingnich e gu siorruidh, agus dean mar a thubhairt thu, agus biodh d' ainm air a ghlòrachadh gu bràth, ag ràdh, "Tighearna nam feachd, is e Dia Israeil." Amen. Halleluiah.

## CAIB. IV.

*Féin-labhairt, a' nochdadh buaidh a' chreidmhich ann an coimh-cheangal Dé, agus còmhstrighean eugsambhuil, agus buaidhean glòrmhor a' chreidimh os ceann as-creidimh.*

### EARRANN I.

*An t-anam a' deanamh greim air coimh-cheangal Dé.*

Seadh, labhair Dia, " bithidh mise a'm' Dhia dhuibh." Am bheil so da rìreadh fior? Am bi cuid agamsa anns an Tighearna? An cuir e crioch air connsachadh le sìth a dheanamh? An gabh e air ais an ceannairceach a chum tròcair, agus am fosgail e 'dhorsa d'a mhac stròghail? Gu cìnnteach theid mise a dh'ionnsuidh m'Athar. Gabhaidh mi dhomh féin briathran, agus cromaidh mi sios mi féin 'na lathair, agus their mi, " O Thighearna, chuala mi do bhriathran, agus tha mi an so a' deanamh greim air do choimhcheangal, Isa. lvi. 4.; tha mi a' gabhail ri caoimhneas Dé agus 'g am thilgeil féin air do threibhdhireas, agus ag earbs' ann do ghealllanna air son sonais, araon an diugh agus gu siorruidh."

Slàn leat, a shaoghail chealgaich! Bha mise ro fhada fuidh chumhachd do bhagraidhean faoin; ro fhada air mo mhealladh le d' ghealllanna miodalach. An urrainn thu an leithide sin a nithe a ghealltainn no àicheadh, agus a chùmhnantaich an Tighearna thoirt domh? Tha fhios agam nach urrainn, air an aobhair sin mionnaicheam nach bi thu'm feasd a'd' chuspair eagail no dòchais agam. Cha leig mi mo thaice ni's mò air a' chuilc lobhte so, agus ann san iodhal bhriste so cha'n earb mi ni's fhaide. Imich uam, a shàtain, le d' bhuairaidhean mealltach. Is diomhain duit an t-striopach a sgeaduchadh suas le uidheam,

ag radh. " Iad so uile bheir mi dhuit." An urrainn thu a leithid sin a chrùn, no a leithid sin a rioghachd a nochdadh dhomh, agus a gheall Dia a shuidheachadh orm? no nì air bith eile a ni suas mi air son calldach Dia neo-chriochnach, a ta 'ga thoirt féin domh gu saor? Imichibh uam uil' anamiana fheòlmhoir, agus thoileachaidh mhealltaich! Tha ni's leòir agamsa ann an Criosd agus 'na gheallanna, chum m'anam a làn-shàsuchadh. Iad so thaisg mi suas ann am chridhe, agus cha'n 'eil àit' ann ni's mò air 'ur son-sa. Fois no tàmh cha'n fhaigh sibh am feasd an taobh a stigh do na dorsaibh so.

Thusa Dhé na firinn, tha mi 'ga d' ghabhail aig d' fhocal. Tha thu 'g iarruidh mo thoil, agus m'aonta, agus an so tha thu 'g am faotainn. Is maith focal an Tighearn, a labhair e: agus mar a thubhairt mo Thighearna, mar sin ni do sheirbhiseach. Tha m' anam a' deanamh greim air do gheallanna; iad so ghabh mi air son m'oighreachd gu siorruidh. Gabhadh càch toil ann an àrdachadh, agus seilbh an t-saoghail so; is leòir leamsa gu bheil mi a' m' oighre air do ghealladh-sa.

*Tha 'n t-anam a' deanamh uaill ann an Dia.*

O anam shona, cia saibhir a ta thu? Cia mòr an ionmhas a fhuair mi! Agamsa tha geallanna na beatha so, agus na beatha 'ta chum teachd—O ciod tuille a dh'iarrainn? A nis faodaidh m'anam teagmhach a ràdh, le dànachd agus creideamh, mar a thubhairt Tomas " Mo Thighearn agus mo Dhia!" Ciod ar feum air tuille fianuisibh? Chuala sinn a bhriathra; mhionnuich e air a naomhachd nach atharraichear a reachd; agus sheulaich se e le 'sheula féin.

Deanaibh gàirdeachas, O neamhan uile; buailibh 'ur basa, a luchd-ciùil nèamhaidh; cuidichibh a neamha us thalamh. Seinnibh do'n Tighearn O neamha

gu léir! Beannuich an Tighearn, O m'anam! O, ged robh agam teanga dhaoine agus aingl , lionmhor mar tha fuilteana mo chinn, b' eu-comasach mi air cliù mo chruthuighear a chur an céill gu h-iomchuidh.

Is leamsa fear mo ghràidh, agus is leis-san mise: tha'n tiodhlac saor, agus mo chòir-sa daingean Cò aige 'ta chridhe àicheadh, agus Dia féin a' gabhail ris? An nì dàna labhairt mar a labhair Criosda romham. 'S i so an teachdoireachd a chuir e thugam, "Tha mise dol suas chum m' Athar féin, agus bhur n-Athar-sa, agus a chum mo Dhé féin, agus bhur Dé-sa," Eoin xx. 17. Chuir e briathran ann am bheul, agus dh'iarr e orm a ràdh "Ar n-Athar."

Tha mise creidsinn; a Thighearna cuidich m'as-creideamh. O mo Dhia agus m' athar: tha mi gabhail riut leis an uile thaingealachd iriosal, agus tha dànachd agam greim a dheanamh ort. O mo Righ agus mo Dhia, tha mise cur m'anam agus a chumhachdan uile fuidh ghéill duit. O mo ghlòir. annadsa ni mi uaill gach là. O mo charraig' annadsa cuiridh mi mo mhuinghinn agus mo dhòchas. O lorg mo bheatha agus neart mo chridhe, beatha m'aoibhneis, agus aoibhneas mo bheatha, suidhidh mi sios agus seinnidh mi fuidh d' sgàil, agus ni mi uaill a'd' ainm.

O m'anam, éirich suas agus gabh sealbh: sealbhaich do bheannuchadh, agus meas do shaibhreas: is leats' an rioghachd, is leats' a' ghlòir, agus is leats' a' bhuaidh. Is leats' an Trionaid uile: uile phearsan agus uil' fhearta na Diadhachd is leats' iad. Agus feuch, so an fhianuis, agus so na sgrìobhadhan leis am bheil na h-uile nithe air an deanamh thairis duitse gu siorruidh.

*Than t-anam a' ceannsuchadh mhì-thoileachaidh agus as-creidimh, air an dòigh so.*

Agus a nis, pìll gu d' shuaimhneas O m'anam; oir bhuin an Tighearna gu gràsmhor ruit. Abair, mar do thuit do roinn-sa ann an ionadaibh aoibhneach, agus mar 'eil so 'na rioghachd thaitnich, Salm xvi. 6. 7. O mhì-thoileachaidh thoibheumaich! Cia mì-chiallach, neo-thuigseach an t-olc thu, nach sàsuich uile lànachd na Diadhachd, do bhrìgh gu bheil comhfhurtachd neonach, agus nithe diomhain an t-saoghail so air an àicheadh dhuit! O anam neo-thaingeil, nach leòir gu bheil an Trionaid agad? Nach dean uile-dhiongmhaltas do shàsuchadh? Tosd do smuainte gearanach; agamsa ta ni's leòir; is leams' an t-siorruidheachd—ciod tuille a dh'iarrainn?

EARRANN II.

*Ionnsuidhean an as-creidimh. Tha e cur an teagamh,* anns a' cheud aite, *firinn a' gheallaidh.*

Ach air leam gu bheil mi a' mothachadh cudthrom uaigneach air uairibh a' tuiteam air m'aoibhneas; agus an uair a b'àill leam éirigh suas agus uaill a dheanamh ann an saibhreas mo chuibhrionn, tha neo-earbsachd dhiomhair 'g am spionadh air m'ais; agus tha as-creideamh a' sanas ann am chluas, "'S cinnteach tha so tur maith gu bhi fior."

*Uaill a' chreidimh ann an làn-chinnteachd fhìrinn Dé.*

Ach co thusa 'ta connsachadh an aghaidh Dhé? Labhair an Tighearn e, agus nach creid mi esan?

Am bi fearg air mo Thighearna ma dh'aontaicheas mi, agus mo labhras mi gu muinghinneach air creideas fhocail?

O mo Thighearna, fuiling dhomh an sgrìobhadh fhosgladh a'd' làthair. Nach d'thubhairt thu "Is e d'fhear pòsda do chruthuighear, Isa. liv. 5. Pòsaidh mi riùm féin thu, Hos. ii. 19. Goiridh tu riùm-sa *M'athar*," Ier. iii 19. Guidheam ort, O Thighearna, nach b'e so d'fhocal "Is mise Dia, eadhon bhur Dia-sa, bithidh mis' a'm' athair dhuibhse, agus bithidh sibhse 'n 'ur mic agus 'n 'ur nigheanaibh dhomhsa," 2 Cor. vi. 18. Ciod uime, ma ta, a bhithinn ann an amharus? Nach 'eil fìrinn an Dé bheò 'na bhunait daingean air son mo chreidimh?

Bi d' thosd ma ta, O as-creidimh aimhreitich! Is aithne dhomhsa co ann a chreid mi: ni h-ann an càirdibh ged robh iad lionmhor agus cumhachdach; oir is daoine, agus cha Dia iad, Isa. xxxi. 3.:—ni h-ann an saibhreas; oir ni e sgiathan da féin, Gnath. fh. xxiii. 5.:—ni h-ann an uachdaranaibh; oir tha 'n anail 'nan sròin. Ach bitheadh Dia fior, agus gach duine 'na bhreugaire. Chuir mise mo mhuinghinn ann an Dia, agus mo dhòchas 'na fhocal. Cha do shuidhich mise mo thigh air gainneamh na bàsmhorachd; thigeadh an t-uisge, agus séideadh na gaoithean, gidheadh a ta bunait Dhé a' seasamh gu daingean. Tha 'choimhairle agus a choimhcheangal siorruidh 'n an cuideachadh dhomh: tha mis' air mo shuidheachadh air a gheallanna; agus cha 'n fhaigh talamh no ifrinn cumhachd orm am feasd.

A nis ni mo chreideamh uaill, agus bithidh mo chridhe aoibhneach, agus ni mo ghlòir gàirdeachas. Eighidh mise, maille ris a' choi'thional aoibhneach. "An Tighearna—is esan an Dia!" 1 Righ xviii. 39. Agus cha nàire leis gu'n goirear "mo Dhia-sa" dheth, Eabh. xi. 16. Ged nach 'eil nì air bith agamsa, a's

leam féin, as an deanainn uaill, (mar deanam uaill a' m' nàire) gidheadh ni mi uaill anns an Tighearn, agus beannaicheam mi féin ann.

Oir cò 'ta cosmhuil ri Dia Iesuruin? Deut.xxxiii.16. Thugaibh a mach bhur Dée, O chinneacha; togaibh suas 'ur sùilean agus thugaibh fainear; cò a chruthaich na nithe so uile? An urradh do neach air bith a dheanamh mar a ni Dia thaobh an dream a's caomh leis? No ma tha e fuidh fhéirg, cò an Dia sin a shaoras o 'lamhaibh? An cuir sibh Dagon roimh'n àirc; No 'n dean Mammon strìgh ris an Ti naomh! O Haman c'ait' a nis am bheil d'iodhal glòir? O gheòcaire shaibhir, a rinn Dia do d'anamiannaibh féin, c'àit' a nis am bheil an Dia d'an d'rinn thu seirbhis? O dhuine ghionaich shaoghalta, aignach 'eil fhios ciod a ni thu ri d'bhathar, am bheil buannachd agad ann an saibhreas? An urrainn Mammon do thearnadh? O anam mheallta! Rachaibh a nis a dh'ionnsuidh nan Dée a roghnaich sibh. Mo thruaighe! cha'n urradh dhoibh fiù sile uisge a thoir seachad am feasd, a chum bhur teanga ùireachadh.

Ach cha 'n 'eil cuibhrionn Iacoib cosmhuil riu so, O bhith-bhuantachd gu bith-bhuantachd is esan Dia. 'Se chumhachd m'earbsa, 'se'mhaitheas mo theachd-antìr, 's i 'fhìrinn mo sgiath agus mo thargaid.

### EARRANN III.

*Tha as-creideamh a' cur an anam fuidh aimhreidh,* anns an dara àit', *le mòrachd iongantach, agus cruadhchas nan nithe.*

Ach tha iomadh cealg aig m' as-creideamh gleadhrach; agus as ùir tha e toirt ionnsuidh orm le cruadhchas nan nithe chaidh ghealladh; agus a strìgh ri m' chuir fuidh aimhreidh le 'm mòrachd iongantach.

*Uaill a' chreidimh, ann an uile-chumhachd agus firinn Dé.*

Ach ciod uime thuislichinn tre as-creideamh, a' spùinneadh araon glòir mo mhaighstir, agus mo chomhfhurtachd féin? Is e mo mòr pheacadh a bhi cur an teagamh, agus a' connsachadh; agus gidheadh am bheil eagal orm creidsinn? O m'anam, 's i 'n onair is mò 's urradh dhuit a chur air do Thighearn, a chreidsinn ann a dh'aindeon gach cruadhchas, agus a bhi sealltainn air son nithe mòra agus iongantach, os ceann gach uile chumhachd cruthaichte, agus creidimh dhaoine.

Na deanadh mòrachd, no naduir iongantach nan sochairean a chaidh fhàgail agad, do chuir gu seasamh. Cuimhnich 's ann ri Dia a ta do ghnothach, agus air an aobhar sin cha'n fhaod thu sealltainn airson nithe beaga, a dheanadh glòir a mhaitheis a dhorchachadh. Nach aithne dhuit gur i a rùn 'ainm a dheanamh glòrmhor, agus a nochdadh dhuitse gu bheil comas aige dheanamh air do shon, gu mòr os ceann na's urradh dhuit iarruidh no a smuaineachadh? Gu cinnteach cha nì beag no coitchionn a nithear air do shon, 'n uair a nochdas an Tighearn annadsa, ciod a's urradh do Dhia a dheanamh, agus a ghiulaineas e thu 'an làthair an t-saoghail, agus a ghlaodhas e romhad—"Mar so nithear do'n duine air an toil leis an Tighearna urram a chur!" "Na bi fuidh iongantas ged nach urradh dhuit na nithe so thuigsinn:" oir is e so an nì a deir an Tighearna—'Cha d'thainig ann an cridhe an duine a smuaineachadh, ciod na nithe a dh'ulluich Dia dhoibh-san aig am bheil gràdh dha." Nis, na'm b' urradh dhuit an tuigsinn, ciomas a bhiodh am focal so fior? Is leòir dhuitse gu'n do labhair an Tighearn e. Nach d'thubhairt Dia, mar an ceudna, "Gabhaidh mise do m' ionnsuidh sibh,

bithidh sibh 'n 'ur righribh agus 'n 'ur sagartaibh do Dhia, agus sealbhaichidh sibh na h-uile nithe; agus suidhidh sibh air cathraichibh agus bheir sibh breith air ainglibh, agus bithidh sibh gu siorruidh maille ris an Tighearna." O as-creidimh mhì-thuigsich nach sàsaich nì air bith thu? Cia fhad a bhuannaicheas tu ann an connsachadh agus toibheum? A bhreug-aire mhealltaich na cluinneam ni's mò do d' sgeul! Tha mise creidsinn ann an Dia, gu'm bi na h-uile mar a thubhairt e rium.

Agus a nis buidheachas gu'n robh do Dhia a ta ghnàth a' toirt oirnne buadhachadh ann an Criosd; uime sin ni mo bhile mòr ghairdeachas, 'n uair a sheinneas mi dhuit, agus m'anam a shaor thu. Oir rinn thu mis' aoibhneach trid d'fhocail, agus ann an gniomharaibh do lamha ni mi gàirdeachas. Seinnidh mise do'n Tighearn an cian is beò mi: canaidh mi moladh do m' Dhia fhad 's a bhios bith agam, 2 Cor. ii. 14.

O mo naimhde, c'àit' a nis am bheil 'ur muinghinn, agus c'àit' am bheil 'ur n' armachd 'san do chuir sibh dòchas? Cuiridh mise Criosd a mhàin an aghaidh bhur n-uile shluaigh, chumhachda, fhuath, agus innleachda leis am bheil sibh air 'ur n-uidheamachadh. Feuch tha 'm blàr cheana air a chosnadh. Tha ceannard ar slàinte a' pìlltinn le creich a naimhde; air dha ball-sampuill a dheanamh dhiùbh gu follaiseach, le buaidh-chaithream os an ceann tre chrann-ceusaidh. Agus buidheachas do Dhia a thug dhuinne a' bhuaidh trid ar Tighearn Iosa Criosd, Col. ii. 15.

Cò as, uime sin, a ghabhainn eagal? Feuch, tha esan am fagus a dh'fhìrinnicheas mi, cò thagras a'm' aghaidh?

O sibhs' a chumhachda ifrinn, cha'n 'eil annaibh ach braighde ceangailte; agus tha focal cinnteach againne, nach fhaigh geata ifrinn buaidh oirnn. Ged robh

an saoghal gu léir ann an armachd 'n ar n-aghaidh, agus an diabhol féin, mar chùraidh air an ceann; gidheadh, cò e am Philisteach neo-thimchioll-ghearrte so, gu'n d'thugadh e dùbhlan a dh'armailtibh an Dé bheò? Feuch, tha mis' a' teachd a mach d'ur n-ionnsuidh mar an t-òganach an aghaidh Gholiah; ni h-ann le clachaibh agus sleagh, ach ann an ainm Tighearna nam feachd, trid am bheil mi toirt tuilleadh agus buaidh, Mat. xvi. 18.

O uaighe, c'àit' a nis a bheil do bhuaidh? Dh'éirich Criosd, bhris e suas do phriosun, agus chaidh e air falbh a' chloich, agus tha do phriosunaich uile air an saoradh. Na dean gàirdeachas a'm' aghaidh, O mo nàmhad; ged thuiteam, éiridh mi suas a rìs; ged luidheam sios ann an dorchadas, bithidh an Tighearna na shòlus domh. Na meudaich d'iarrtais O Thophet, ach dùn suas do bheul lasrach; oir a nis cha'n 'eil dìteadh do'n dream sin a ta ann an Criosd Iosa, Mic. vii. 8 Rom. viii. 1.

O mo pheacaidh, tha sibh cheana air bhur n-adhlaiceadh, agus cha'n fhaic sibh ais-eirigh gu siorruidh; agus cha bhi cuimhne oirbh ni's mò. Tha mo pheacaibh air an ceangal ris a' chrann-ceusaidh, agus ged robh am bith air a chaomhnadh air son sealan beag, gidheadh tha an uachdaranachd air a thoirt air falbh gu h-iomlan. Dùisg, uime sin, O mo ghlòir; duisg a chlàrsaich agus shaltair, agus coinnichibh am Fearsaoraidh le buaidh-chaithream; oir is i 'dheas làmh agus a ghàirdean naomh, a fhuair dhuinn a' bhuaidh; agus chunnaic uile chriocha na talmhainn slàinte ar Dé.

EARRANN IV.

*Tha as-creideamh a' tilgeil an aghaidh an anaim,* anns treas àit', *a neo-iomchuidheachd.*

Fathast, air leam gu bheil mo neo-iomchuidheachd ag éirigh suas a'm' aghaidh; agus tha mi cluinntinn as-creideamh connspoideach a' maoidheadh agus ag éigheach a mach "O an-dànadas àrdanaich! thusa 'ta fiosrach air do mhòr neo-iomchuidheachd, gu'n gabhadh tu ort còir a bhi agad air Dia agus glòir! An saoil duslach ladurna gu'n co'-pàirtich i maille ris an Uile-chumhachdach, agus gu'n abair i mu thimchioll 'iomlanachd neo-chriochnach *Is leams' iad.* A pheacaich gun nàire, seas amach, agus criothnaich air son d'àrdain uaibhreasaich!"

*Tha creideamh ag aideachadh na cùis-dhìtidh so, agus a' deanamh uaill ann an saor ghràs Dé.*

O mo Dhia le m' làimh air mo bheul, tha mi 'g aideachadh mo neo-iomchuidheachd. Mo chiont', agus mo nàire, cha'n urradh dhomhsa fholach; ach agadsa Dhé ta comas, agus tha thu 'ga dheanamh. Chòmhdaich thusa mo nàire; agus gheall thu nach bi m'easaontais air an ainmeachadh, agus gu'n cuir thu maitheanais an lionmhoraechd. Agus an tog mise suas an nì a dh'adhlaic tusa, agus an cuir mi uamhann orm féin leis na tanasgaibh a thog as-creideamh? Am bheil e 'na dhànadas annamsa, am maitheanas sin a ghabhail a ta thusa tairgse dhomh gu saor?

Ach, O m'anam, am bheil thu aineolach air innleachd mòr Dhé? Nach 'eil fhios agad gur i a rùn saor ghràs a ghlòrachadh? Agus cionnas a bhiodh e aithnichte gu'n robh gràs, da rìreadh 'na ghràs na'm biodh iomchuidheachd air bith 's an neach air an do bhuilichidh e? 'S ann tha do neo-iomchuidheachd a'

foillseachadh maise agus saibhreas saor ghràs agus tròcair Dhé, ni's ro shoilleire.

### EARRANN V.

*Tha e 'cur an teagamh*, anns a' cheithreamh àite, *còir a' chreidich ann an gràs agus geallanna Dhé.*

Cha'n urradh dhomh an langanach so a chrathadh dhiom. Tha as-creideamh connspoideach do' ghnàth 'gam bhuaradh le reusonachadh cuilbheartach. A nis tha e ullamh air innseadh dhomh "Ciod, ged bhiodh an gealladh 'na bhunait daingean? Cha'n fhaod thusa suidheachadh air bonn duine eile. Ciod, ged robh gràs agus trocair Dhé neo-chriochnach? Cha'n fhaod na coin beirsinn air aran na cloinne; cha'n 'eil còir no cuibhrionn agadsa anns a' ghealladh."

*Buaidh a' chreidimh ann an soilleireachd fhianuisean a' chreidich.*

Ciod uime, O anam, a bhiodh tu fuidh amharus? Cò an iomhaigh, agus cò an làimh-sgrìobhaidh 'ta 'n so? Nach eile thu a' giùlan chomharran an Tighearn Iosa, air d'aghaidh? Thug mise suas m'ainm dhàsan, agus rinn mi greim air a choimhcheangal, agus air an aobhar sin tha còir agam ann.

Thairg an Tighearn a bhi 'na Dhia dhomh, agus rinn mise greim air a thairgse; ghabh mi ris mar Dhia, agus thug mi dhàsan an uachdaranachd. O m'anam seall m'an cuairt duit, air nèamh agus talamh: am bheil neach air bith d'an d'thug thu spéis an coimeas ri Dia? Am bheil aon air bith d'an d'thug thu gràdh cosmhuil ris-san; no anns am bheil agad an tlachd agus an toil-inntinn ata agad ann-san? Nach iad d'uile mhiann agus iarrtuis esan a ghlòrachadh,

agus a mhealltainn? Cha'n urradh dhuit àicheadh nach 'eil so ceart. Tha fhios agam nach dean nì air bith gearr air Dia mo thoileachadh. Tha m'anam 'ga iarraidh os ceànn na h-uile, agus a' gabhail fois ann mar mo chuibhrionn làn-thoileachaidh. Tha e tairgse mis' a dheanamh mar aon d'a shluagh, agus air an aobhar sin thug mi suas mi féin da; agus chuir mi araon an duine an leith a muigh, agus an duine an leith a stigh fuidh 'riaghladh. agus tha mi cur romham a bhi toilichte leis-san, air son mo shonais uile dhiongmhalta gu siorruidh.

Os bàrr, ghabh mi ris 'na sheòl féin, trìd Chriosd an neach a thug e dhomh mar cheann agus fhear-pòsda. O m'anam cia minic do dheasboireachd! Nach do chuir thu Criosd, agus an Saoghal gu léir anns a' mheigh, agus nach d'fhuair thu do bhuannachd anns a' chrànn ceusaidh; agus nach do chuir thu do mhuineal gu deònach fuidh chuing Chriosd; agus nach d'earb thu ann-san airson sonais agus slàinte? Tha thu fiosrach gu'm b'iad so na gnothaichean a bha eadar thu féin agus Criosd; uime sin, is leats' e, agus na h-uile gheallanna. Seadh agus amen, a bha dhuitse, trìdsan.

Agus air son na nithe ata 'n coimhcheangal ag iarruidh, tha m'anam a' gabhail riu leis an uile thoil: cha'n eil iarrtas agam a bhi air mo shàbhaladh ach le aithreachas a thaobh Dhé, creideamh a thaobh ar Tighearn Iosa Criosd, agus fior-ùmhlachd d'a shoisgeul.

Tha mi deònach a dhol as m'fheòil, agus tha mi a' sealltainn ri Criosd air son fìreantachd agus neart; agus tha mi 'g earbsa mo shlàinte gu h-iomlan air a' bhonn so. Tha mi deònach fantuinn gu teachd ar Tighearn Iosa Criosd; oir thaisg mi suas mo shonas, an taobh thall do'n uaigh.

Agus ged robh mo pheacanna lionmhor, gidheadh tha mi mothachadh gu'n robh iad dhomhsa 'nan trom uallach, agus 'nan trioblaid leamhuinneach, an aghaidh am bheil mi gach là a' deanamh faire, agus ris nach 'eil sìth idir aig m'anam. Tha fhios aig mo chridhe féin gu'n d'thug mi fuath dhoibh; agus gu bheil mi do ghnàth ag iarruidh, agus a' deanamh oidhearp air an sgrios gu tur; agus tha mi cur romham gach meadhon a chuir Dia a'm' lamhaibh a chleachdadh a chum an claoidh. Tha e ceart gur minic a thuit agus a dh'fhàilnich mi; ach tha mo choguis a deanamh fianuis domh, gu bheil mi le bròn 'ga aideachadh, agus nach 'eil mi uair air bith, le fios domh, a' peacachadh le m' dheòin. Agus ged robh m'ùmhlachd fada o iomlanachd; gidheadh O Thighearna, tha fios agadsa gu bheil meas agam air d'àitheantaibh, agus gu bheil mi gach là a' strìgh ri gluasad a réir do reachda. Tha'n Spiorad Naomh a' deanamh fianuis, agus mo choguis mar an ceudna, gu bheil mi air tùs ag iarruidh rioghachd Dhé, agus 'fhìreantachdsan: agus gur e mo mhòir chùram Dia a thoileachadh, agus peacadh a sheachnadh. Labhair, O m'anam, nach e so do rùn? Nach 'eil iotadh ort air a shon, agus nach 'eil thu do ghnàth 'ga leantuinn? Nach do roghnaich thu slighe naomha Dhé roimh uile shòlais, agus thoileachadh a' pheacaidh? Leig dhiot do dheasboireachd, tha fios agad gur ann mar so a thà. Rìnn thusa greim dùrachdach air coimhcheangal Dé, agus gun teagamh is leats' e.

O mo Dhia, tha mi mothachadh gu'n d'oibrich thu a' m' chridhe; tha mi a' faicinn do lorg. Gu cìnnteach is i so meur Dhé. Is mise do sheirbhiseach, O Thighearna, gu cìnnteach is mise do sheirbhiseach; agus thubhairt m'anam ris an Tighearna, "Is tusa mo Thighearna." 'S éigin da bhi mar so. An cuireadh tusa do chomharradh féin, air bathar neach eile?

No'n àicheadh Dià obair a laimh féin? Tha m'ainm air a sgrìobhadh ann an neamh. Sgrìobh thusa d'ainm air mo chridhe; agus air an aobhar sin, cha'n 'eil mi 'n amharus nach 'eil m'ainms' ann do chridhe-sa. Roghnuich mis' thu. O Thighearna, mar shonas agus oighreachd, agus cha'n 'eil mi 'n teagamh nach do roghnaich thusa mise; oir cha b'urradh dhomhsa gràdh a thoirt duit, mar bi gu'n do ghràdhaich thu mis an toiseach.

Agus a nis, buidheachas do Dhia, agus Athair ar Tighearn Iosa Criosd, a ghin mi, a rìs, d'a throcair mòr phailt a chum dòchais bheothail.

## EARRANN VI.

*Tha creideamh a' deanamh còir ann an sochairibh a' choimhcheangail, agus a' brosnachadh an anaim a chum aoibhneis agus buidheachais, air an dòigh so.*

Agus thusa, O m'anam, creid agus feith; seall tre'n uinneig, agus éigh tre'n chliath-uinneig, agus dean aoibhneas ann an dòchas glòir Dhé. Tha'n sealladh air son aimsir shonraicht'—feith ris. Thig e air a' cheann mu dheire, agus cha dean e moille. Feuch, feithidh an treabhaiche ri toradh luachmhor na talmhainn,—bì-sa, mar an ceudna, foighideanach. Tha esan fad-fhoighideanach, agus nach fhaod beagan foighidin a bhi agadsa? Esan air son toraidh na talmhainn, agus thus' air son aoibhneis nèimh; esan air son nithe nach 'eil ach coslach a bhith, ach thusa air son nithe a bhitheas gun teagamh. Esan air son bàrr arbhar, ach thusa air son crùn glòir. Na'n robh esan cìnnteach gu'm fàsadh crùn air gach dìos, cia pailt a chuireadh e, agus cia aoibhneach a dh'fheithеadh e! 'Se so d' fhoghair-sa. Co cìnnteach agus ata blàth's an t-sàmhraidh a' leantuinn fuachd agus

an-iochd a' gheamhraidh; co cinnteach agus a ta'm foghair torrach a' leantuinn àm chuir an t-sìl, a cheart co cìnnteach pillidh do Thighearna agus bheir e do luach-saothrach maille ris, Taisb. xxii. 12. Air an aobhar sin, O m'anam, feith gu furachair rè m' aimsir shònraichte, gus an d'thig m'atharrachadh.

O cia sonadh an staid a dh'ionnsuidh an d'thug mo Thighearna mi! O cia sonadh an t-atharrachadh a rinn e! Bha mis a'm' choigreach, agus thug esan a steach mi, agus rìnn e oighre dhiom; agus thog e suas mi o'n òtraich bhreun, a dh'ionnsuidh na caithreach; agus o bhi a'm' fhear-gearraidh fhiodha, agus a'm' fhear-tarruing uisge gu frithealadh air a lùthchuirt, a chomhairlean a thoirt fainear, agus a thoil a dheanamh. O is sonadh dhomhsa, gu'n d'rugadh riamh mi, a chum an urraim neo-chriochnaich so a cho'pàirteachadh.

O mo Thighearna, cha nì beag a chuir thu a'm' làimh Tha mi cheana air teachd gu sliabh Shioin, agus gu cathair an Dé bheò, an Ierusalem nèamhaidh, agus cuideachd do-aireamh aingle, gu co'thional coitchionn, agus eagluis na ceud ghin, agus gu Dia breitheamh nan uile, agus gu spioradaibh nam fìrean airan deanamh foirfe, agus gu Iosa, eadar-mheadhonair a' choimhcheangail nuaidh. agus chum fol' a' chrathaidh. Cosmhuil ri cridhe Iacoib—tha ma chridhe a' beothachadh. 'n uair bheir mi fainear na comharran a chuir thu do m' ionnsuidh; Spiorad na h-uchdmhacachd, maitheanas mo pheacaidh, mo chòir air nèamh, slabhraidh do ghràsa, do Mhac gràdhach, agus an tiomnadh nuadh 'na fhuil, agus litrichean a ghràidh. Thubhairt mo Thighearna, gu'n gràdhaich e mi, agus gu'n dean se e féin aithnichte dhomh; agus gu'n gradhaich an t-Athair mi, agus gu'n tig iad le chéile do m'ionnsuidh, agus gu'n gabh iad còmhnuidh maille rium. Ach am bheil so da rìreadh

fior? An gabh an Tighearna còmhnuidh air thalamh? No ged thigeadh Tighearna na beatha nuas, am faod e bhith gu'n gabh a còmhnuidh ann an cridhe, a bha aon uair co salach neo-ghlain 's a bha mo chridhe-sa? An tig e da rìreadh, le 'uile shubhailcibh, a dh'fhantuinn agus a ghluasad annam-sa. Cionnas is urrainn na nithe so a bhith? Ach labhair esan e, agus tha mise 'ga chreidsinn. 1 Cor. xi. 25.

Gidheadh ni 'm bheil an so uile, ach geall-daingnich nithe ni's fearr ri teachd. O cia mòr do mhaitheas, a thaisg thu dhoibhsan d'an eagal thu! Fathast seal-an beag, agus bithidh mo chogadh air a choi'lionadh, agus gabhaidh na neamha suas mi gu àm dioladh nan uile nithe. Cha'n 'eil mo thàmh anns a' phàilliun thalmhaidh so, ach air son aimsir ghoirid. Dh'fheillsich mo Thighearna dhomh, ge b'e àit air bith am bi ese, gu'm bi a sheirbhiseach an sin mar an ceudna. Anis tha 'm beò air a' cheangal ris a' mharbh, agus tha m'anam 'na àite còmhraig agus 'na bhlàr cogaidh. Ach, cha'n 'eil ach mionaid bheag, agus thig an nì sin ata iomlan; naomhachd iomlan, agus siothchainnt iomlan; ciùineas siorruidh, agus siorruidheachd chiùin.

O mo pheaca, tha mis' a' dol far nach urradh dhuibhse teachd: àit anns nach téid aon nì neoghlan a steach, no nì air bith a thruailleas. Air leam gu bheil mi a' faicinn m'uile thrioblaidean agus bhuaranna, m'uile anfhainneachda, agus m'uile thruaillidheachda a' tuiteam dhiom, mar a thuit 'fhailling o Eliah 'n uair a thogadh suas e chum nan neamha.

O m'anam, nach 'eil thu a' toirt fainear na carbada, agus na h-eacha teine, a ta air teachd gu d' thogail suas. Ged robh thu co bochd ri Lasarus, gidheadh cha tàire le Dia cuideachd a dh'Ainglibh a chur uaith chum do stiùireadh dhachaidh. Thus' aig am bheil caraid a ni do threòrachadh le dànachd am fianuis an Athar, am bheil eagal ort nach téid gabhail riut gu

h-ullamh ? Ma bha aoibhneas ann an lùthchuirt Pharoh 'n uair dh'innseadh gu'n robh "bràithrean Ioseiph air teachd," gu cinnteach bithidh se 'na raighteachd aoibhneach anns na neamhaibh 'n uair dh'innsear gu bheil "bràithrean Iosa air teachd."

M'anam, na biodh eagal ort dol a steach ged robh an Tighearna air a sgeadachadh le uamhann agus mòrachd ; oir gheibh d'fhear-saoraidh fàbhar dhuit, agus tagraidh e do chòir. Tha fios agam gur e mo bheatha ; oir tha gràdh aig an Athair féin domh. Bhlais mi, agus dh'fheuch mi a ghràdh ; agus an uair a bha mi cosmhuil ris a' mhac stròghail, cha d' rinn e tàir orm, ach thuit air mo mhuineal agus phòg mi, agus rinn nèamh féin gàirdeachas os mo cheann. Agus air dhòigh àraidh, gabhaidh e rium gu h-aobhneach, agus dòrtaidh a ghràdh amach orm, air dhomh bhi air m'fhoillseachadh dha le 'Mhac, 'na choslas iomlan, mar neach iomchuidh air son a shòlais shiorruidh. Na biodh eagal ort, O m'anam, mar gu'm biodh tu dol gu àite coimheach. 'S e neamh do dhuthaich féin agus do dhachaidh. Am bheil eagal ort nach e do bheatha gu d' dhachaidh féin ? Rugadh tusa o'n àirde, agus an sin tha do chàirdean agus tigh d'Athar, agus gu cinnteach théid gabhail riut le mòr aoibhneas. Agus an sin chì mi ullachadh glòirmhor a ghràidh shiorruidh, agus tighean subhach an luchd-còmhnuidh nèamhaidh.

Gu cinnteach bithidh e mar so. Cha'n iad so bruadaran dhaoine tinn, no faoin-dòchais na h-òige. Cha'n urradh do'n Dia bheò mo mhealladh. Agus nach fhaod mis' an nì sin a ghealltuinn dhomh féin, a gheall an Tighearn an toiseach dhomh ? B' fhearr leams' a smuaineachadh gu'n robh mo thuigse 'ga m' thréigsinn, agus nach robh anns gach nì a ta mi faicinn, a' faireachadh, agus a blasadh ach faoin-innleachd ; no a smuaineachadh aon chuid, gu'n dean an Dia beò mo

uiheallach, no gu fàilnich a choimhcheangal neo-chaochluidheach gu siorruidh. A nis, tha mi a'm' mhac do Dhia, ach cha'n 'eil e fathast soilleir ciod a bhitheas mi, amhàin de'n nì so ta mi cìnnteach, gu'm bi mi cosmhuil ris-san, agus gu'm faic mi e mar a ta e.

Ta fhios agam gu'm bi e mar so. Ciod an t-urras a dh'iarruinn o Dhia? Thug e dhomh saoghal do dhearbheachd. Agus ged robh focal Dé ni's leòir; gidheadh air bhi dhasàn toileach air neo-chaochluidheachd a choimhairle fheuchainn ni's pailte do oighreachaibh a' gheallaidh, dhearbh e le mionnaibh e, chum tre dhà nì neo-chaochluidheach, anns an robh e eu-comasach gu'n deanadh Dia breug, gu'm biodh agamsa comhfhurtachd làidir. O as-creidimh mhi-reusanda! nach dean mionna Dhé crioch a chur air do chonnsachadh?

O mo Dhia, tha mise riaruichte; is leòir e! A nis faodaidh dànachd a bhi agam gun bhi ladurna, agus faodaidh mi uaill a dheanamh gun àrdan; agus cha'n abair mi ni's mò, "gur an-dànadas" mo dhleasnas, no gur "faoin-ìnnleachd" mo chreideamh.

O m' anam, cha'n-'eil ach beatha ghoirid eadar thu agus glòir; far am bi ainglean, agus naoimh air an glòrachadh, 'nan luchd-comuinn agam, agus gràdh agus moladh amhàin, air son oibre. Air leam gu bheil mi cheana a' cluinntinn mar tha reulta na maidne a' seinn cuideachd, agus uile mhic Dhé a' deanamh gàirdeachas, Iob xxxviii. 7. O gu'm b' urradh dhomhsa bhi air aon diubh! Ach labhradh riumsa, gu'n gabhainn fois air son sealan beag, ach seasam ann am chrannchur aig crìch nan laithean, Dan. xii. 13.

Ta e maith, a Thighearna—is leòir d'fhocal-sa; tha do ghealladh co maith ri dioladh ullamh. Tha'n Spiorad Naomh ag ìnnseadh dhomh, gu bheil beatha agus glòir am feitheamh orm; agus an là a dh'fhuasg-

Iar mi o'n chorp, air an là cheudna bithidh mi a'm Pàras! Amen. Tha e mar bu mhaith leam.

Ach cha'n e so uile; 'n uair choidleas mo chorp air son beagan aimsir, 'san duslaich, éighidh Criosd ris, "Thig suas 'an so," O mo cho'oibriche dìleas! is cruaidh an dealachadh, ach aoibhneach a' choinneamh. Cha b'urradh dhomhsa d'fhàgail, ach a chòmhnuidh maille ri Criosd. Ach ni ese do thogail gu teampull glòrmhor; agus an uair a dh'fhoillsichear e, bheir e mise maille ris féin ann an glòir; agus 'an sin théid mi a steach annad, mar ann am pàilliun rìoghail, anns am fan mi maille ris an Tighearna gu saoghal nan saoghal. Oir, air dhuinn seirbhis a dheanamh do'n Tighearna cuideachd, mar sin 's éigin duinn a bhi cuideachd air ar glòrachadh maille ris. Agus air do'n Tighearna sinne a phòsadh r'a chéile a rìs, 'an sin pòsaidh e le chéile ris féin sinn. Oir tha fios agam gu bheil m'Fhear-saoraidh beò, agus gu'n seas e anns an là dheireanach air an talamh; agus an déigh mo chroicionn, ged mhill na cnuimhe mo chorp; gidheadh ann am fheòil gu'm faic mi Dia: neach a chì mise air mo shon féin, agus air an amhairc mo shuilean, agus ni h-è neach eile; ged chaithear m'airnean an taobh a stigh dhiom, Iob xix. 25.

Dh'innis mo Thighearna dhomh cheana cionnas a bhitheas: chuir ese sios an ùine, agus nochd e dhomh trusgana na neo-bhasmhorachd, agus crùn na beatha, le'n sgeadaichear mi, agus an cathair glòir, agus àit' a' bhreitheanais anns an éigin domh suidh. Dh'innis e dhomh an dòigh air an d'thòirear 'na làthair mi, agus air am bi mi air mo dhion leis; dh'innis e dhomh c'àit' an suidhich e mi, agus ciod a their e rium; agus cionnas a dh'aidicheas e na seirbhise bochd a rinn mi dhà, agus a chuimhnicheas ese na nithe a dhi-chuimhnicheas mise, Mat. xxv. 35, 37. Cionnas a mholas e na h-oibre as an robh nàire orm,

agus a dhuaisicheas e mi os àird air son nan nithe a rinn mi am folach, Mat. vi. 4. agus nach di-chuimhnich e an déirc as lugha thug mi seachad 'na ainm-sa. An sin aidichidh e mi an làthair 'Athar, agus an làthair Aingle Dhé. Mar so deir an fhianuis fhior agus dhìleas; agus tha fios againne gu bheil 'fhianuis fior.

O m'anam, feuch nach dean thu breugaire do Dhia, Eoin v. 10.

O mo Dhia, chreid mise do sgeul; agus tha mi 'sealltainn air son nan nithe so a réir do ghealladh. Tha fios agam nach do rùnaich thu mis' a bhi 'n so ach air son aimsir ghoirid. Cha'n 'eil 'san t-saoghal so ach tigh mo chuairt, agus tha m'anam a nis, cosmhuil ri eun anns an t-slige; ach an uair a bhriseas an t-slige, gabhaidh an t-anam sgiathan, agus théid e suas ad' ionnsuidh-sa, agus bithidh e aig fois.

Gidheadh, cha'n 'eil mi'n teagamh nach gabh thusa aire de m' dhuslaich thàireil. Tha fios agam nach téid nì air bith a chall. Cha'n 'eil fhios agamsa c'àit' an adhlaic iad mi, ach bheir do shùil fhurachairsa 'n aire, agus cha bhi thu aineolach cíod an dorus aig am buail, no ciod an uaigh aig an gairm thu air mo shon. Tha mise creidsinn, agus tha mi cinnteach gu'n d'thig mi a'm' mhìr glòrmhor amach o d' lamhaibh-sa, maiseach mar a' ghealach, dealrach mar a' ghrian, air mo chrùnadh le onair agus glòir. Agus an uair a leughair mo mhaitheanas, agus a théid binn an t-saoghail a thoir a mach, an sin 's éigin domh bhi air mo ghabhail suas a chòmhnuidh maille riutsa.

Na biodh fearg air mo Thighearn air son gu bheil do dhuslach a' labhairt riut air an dòigh so. Mo Thighearna, dh'àrdaich thusa mo dhòchais; agus thug thu orm sealltainn air son nan nithe mòra so uatsa. Is diomhain a sgrìobh thu na nithe so uile air mo shon-sa mar creidinn annta; agus chuireadh anearbsa theagmhach mòr cas-urram air d' fhìrinn.

O mo Thighearna, tha aithreachas orm air son mo smuainte teagmhach mu d' thiomchioll-sa. Tha fios agam gur caomh leat muinghinn iriosal, agus nach 'eil nì as aoibhniche leat, na bhi faicinn do chlann a' a' cur an dòchas annad. Tha fios agam nach 'eil mo thogail os ceann leud fuiltean thairis air bonn do gheallaidh; 's ann tha iad gu neo-chriochnach gearr air an nì sin a gheibh mi.

Agus a nis, O Thighearna, c'arson ata mi fuireach? Annadsa tha mo dhòchas. O m'aoibhneas, leig dhomh do mhealltuinn: O mo bheatha leig dhomh do shealbhachadh: O iarrtais mo shùile leig dhomh d'aghaidh fhaicinn, agus do ghuth a chluinntinn; oir tha do ghuth binn, agus d'eugas maiseach. Cha'n 'eil mi 'g iarruidh ach an ni a gheall thu; oir dh'innis thu dhomh gu'm faiceam Dia, agus gu'n labhair thu riùm beul ri beul; eadhon air dhòigh soilleir, agus ni h-ann 'am briathraibh dorcha; agus coslas Dé bheir mi fainear.

Mar sin bithidh m'eòlas air iomlanachadh; agus chì mi an sŏlus do-ruigheachd, agus cha bhi mo léirsinn air a dhalladh; ach le aghaidh rùisgte amhaircidh mi gu dìon air grian na fìreantachd, agus bheir mi fainear a ghlòir. An sin bithidh creideamh air a thionndaidh a chum toraidh, agus dòchas a chum séilbh, agus eiridh gràdh suas mar an làn-gheallach 'na dealradh, agus cha mheudaich agus cha laghdaich e ni's mò.

O Dhé mo dhòchais, tha mise 'sealltainn air son corp nuadh, agus anam nuadh, air son neamha nuadh agus talamh nuadh, a réir do gheallaidh, 'nuair bhios m'uil' anam air a lionadh leatsa, agus m'uile ghràidh air an togail chum an staid is àirde, agus uile rothain mo chumhachdan air an cur 'an gluasad neartmhor agus bith-bhuan do d' thaobhsa: fathast a' cur amach, agus fathast a' gabhail a steach: agus air an dòigh

so bithidh aoibhneas agus glòir a' sruthadh uatsa gu siorruidh, agus uamsa gràch agus moladh.

O m'anam, tha thusa da rìreadh saibhir, agus air meudachadh ann am beartas. Cha'n aobhar faimaid dhuitse, glòir no mòrachd an neach as cumhachdaich air thalamh: oir cha lean an glòir no am mòrachd iad sios do'n uaigh; mar chaoraich cuirear iad 'san uaigh; agus beathaichidh am bàs orra, agus tha crioch dheireannach air am mòr-chuis agus greadhneachas. Ach tha mo rìoghachdsa 'na rìoghachd bhith-bhuan: cha chaith mo thrusgana, agus mo chrùn, cha chrith gu siorruidh: air m'aran cha tig liathas, mo lus-chrùn cha shearg, mo thigh cha bhris agus m'fhion cha ghoirtich gu siorruidh; ach aoibhneas buan-mhaireannach bithidh air mo cheann, agus siùbhlaidh bròn agus achdain fada uam.

O mo Dhia, cia sonadh a rinn thu mi! Ta e ni's fearr no b'urradh dhomh iarruidh: rinn thusa na h-uile nithe maith; shuidhich thu iad gu siorruidh. A leithid so a dh'oighreachd cha'n 'eil air an talamh uile. Cha'n 'eil oighreachdan an t-saoghail so ach air son bheagan bliadhnachan; ach tha m'oidhreachdsa gu suthain. Tha'n gnothaich air a dhaingneachadh anns na neamhaibh, agus anns an leabhar tha se sgrìobhte mu m' thimchioll. Cha'n urrar m'fhianuis a chall; tha i air a sgrìobhadh ann an cùirtibh nèimh, agus air a cuir sios air duillibh naomh an fhocail, agus air leabhar mo choguis; agus do thaobh an nì so tha mi a' deanamh gàirdeachas, seadh, agus ni mi gàirdeachas.

Anis m'anam, tiormaich do shùilean, agus rach air falbh, maille ri Hanah, agus na bi muladach ni's mò. Ciod ged nach 'eil mo thigh co sonadh agus co soirbheach agus bu mhaith leam? Ciod, ged robh iad air am meudachadh a ta cur trioblaid orm, agus mo bhuaranna agus mo dheuchainne cosmhuil ris na ton-

naibh beucach, a' marcachd air a chéile air son luathais? Gidheadh bithidh m'anam mar charraig dhaingean, agus suidheam sios làn-thoilichte ann an diongmhaltas agus farsuingeachd mo chuibhrionne; oir rinn Dia coimhcheangal siorruidh riùm, air òrdachudh anns na h-uile nithibh agus cinnteach; agus anns an nì so tha m'uile shlàinte, agus m'uile mhiann. Agus a nis, ciod a ta agam ri dheanamh, O Thighearn ach fuigheall na laithean a chaitheadh ann an gràdh, ann am moladh, agus ann an aoradh dhuitse? Ach, ciod leis an tig mi 'n làthair an Tighearna no leis an crom mi sios do'n Dia is àirde? Ciod leis an dean mi aithnichte mo thaingealachd? Och m'anam beag, bochd! Cia cumhann do chomasa! Cia neochomasach do chumhachda! Mo thruaighe, nach urrainn mo ghuth ruigsinn air ceòl iomchuidh! Ach nach dean mi nì air bith, do bhrìgh nach urrainn mi na h-uile ni a dheanamh?

A Thighearna, ta mis' a' géilleadh dhuitse. Cosmhuil ris a' bhanntraich bhochd tha mi a' tilgeadh mo dhà bhonn bheaga (m'anam agus mo chorp) ann ad ionmhas. Gràdhaichidh m'uile chumhachdan thu, agus ni iad seirbhis duit; agus bithidh m' uile bhuill 'nam buill-airm fhìreantachd dhuit. So mo thiomnadh. Feuch, is e mo bhrìgh-sa do mhaoin; agus tha mo chumhachd uile chum seirbhis duit. Tha mi 'fàgail na h-uile nì aig do chosaibh. An sin tha iad agad: is leats' iad. Bithidh mo chlann 'nan seirbhisich agad, agus mo sheilbh uile, tha mi 'fàgail mar chòir dhuit. Cha leamsa nì air bith ach thus' amhàin. Is leatsa mo chuid gu léir. Faodaidh mise a radh "Mo Thighearn agus mo Dhia; agus tha sin ni's leòir. Tha mi gu deònach a leigeadh dhiom mo chòir air na h-uile nithe eile. Cha'n abair mi ni's mò "Is leamsa mo thigh, no 's leamsa m'oighreachd." Cha leamsa mi féin,—Gidheadh is fearr dhomsa gu nec-

chriochnach gur leatsa mi. 'S e so m'aoibhneas, gu'n urrainn mi ràdh "Mo Dhia féin, agus m'Athair féin" O ciod a mhàlairt bheannuichte a rinn thu rium!—thu féin, a ta a'd' shuim neo-chriochnach, thoirt dhomh air mo shon fein, nach 'eil a'm' neoni. Agus a nis, a Thighearna, gabh-sa rium agus aidich mo chòir. Cha 'n airidh mis' air nì air bith a bhuineas duitse, agus gu h-àraidh cha'n airidh mi ort fein. Ach a chionn gu bheil còirichean agam r'an nochdadh, tha mi 'toirt d'fhocail-sa leam a'm' làimh, agus tha dànachd agam seilbh a ghabhail. Nach aithne dhuits' an làmh-sgrìobhaidh so? Nach gabh thusa ris an ainm so? Nach daingnich thusa do thiodhlaic fein? B' ana-creideamh a chur an teagamh Cha chuir mise tàir air fìrinn mo Thighearna, ni mò bhios eagal orm aith-ris agus seasamh ris an nì sin a mhionnaich e. An d'thubhairt thusa gur tu mo Dhia, agus am bi eagal ormsa gur tu mo namhad? An d'innis thu dhomhsa gur tu m'Athair, agus an seas mi an leith muigh, mar gu'm bu choigreach mi? A Thighearna, cuir thusa tosd air m'eagal; agus a chionn gu'n d'thug thu dhomh còir leinnibh, thoir dhomh, mar an ceudna, dànachd leinnibh. Biodh mo chridhe gach là, air a chumail beò le d' gheallaibh, agus leis a' bhata so rach-am thairis air Iordan. O gu ma h-iad so mo chom-panaich, agus mo luchd cuideachaidh do ghnàth; 'n uair 'shiùbhlam, treòraicheadh iadsan mi, 'n uair a choidleam coimhideadh iad mi; agus an uair a dhùis-geam deanadh iad còmhradh rium. Agus coimhid thusa na nithe so gu siorruidh air smuaintibh chridh-eachan do shluaigh; agus ullaich an cridheachan air do shon fein. Agus biodh cridhe do sheirbhiseach 'na àirce do thiomnaidh, anns am bi cuimhneachain naomh nan nithe a bha eadar thu agus m'anam air an gleidheadh gu siorruidh. Amen.

## CAIB. V.

*Ionmhas de gheallaibh soisgeulach, a dh'fhàgadh 'an dìleab le Iosa Criosd, gu bhi 'n an neart agus 'na 'm misneach do chreidich, 'n an turas a dh'ionnsuidh a' Chanaain nèamhaidh.*

### DO'N LEUGHADAIR.

Air do'n Duine, a bha 'san toiseach air a chruthachadh sonadh, araon Dia agus 'iomhaigh a chall, thuit e gu staid ni's ro thruaighe na aon do chreutairibh na talmhainn ; cha lugha na 'bhi na thràill do'n diabhol, na leanabh na féirge, agus 'na oighre air mal-luchadh siorruidh, Ephes. ii. 23. Cha'n eso staid beagan amhàin, ach staid a chinne-daonna gu léir amach a Chriosd ; oir tha sinn uile, a thaobh naduir, fuidh 'n mhalluchadh, 2 Cor. iv. 4. Bha'n dream is fearr, roimh an iompachadh, a thaobh naduir, 'nan cloinn na féirge, eadhon mar chàch, Rom. v. 12. : oir thuit gach leanabh mnatha, gu co'-ionann ann an Adhamh. Air an aobhar so a ta e nach 'eil a thaobh naduir meas aig Dia air aon neach os ceann neach èile. Bha Cain agus Abel, mar chloinn do'n chéud Adhamh, amhàin ann an staid truaighe co'ionann ; ta 'n nì ceudna ceart mu dhéighinn na h-uile , oir thainig araon na h-Iudhaich agus na cinnich fuidh 'n pheacadh ; agus mar a deir an Salmadair " Chlaon sinn uile, tha sinn gu léir air fàs salach, cha'n 'eil neach ann a ni maith, cha'n 'eil eadhon aon," Salm xiv. 3. O gu'n robh suile dhaoine agus mhnatha air an soillseachadh, agus gu'n tuigeadh iad an staid thruagh anns am bheil iad a thaobh naduir ! O na'n robh an cridhe gu h-iomlan

fuidh chudthrom a' nì so! Gu cìnnteach cha b'fhad a leanadh iad toilichte le'n staid.

Ach 's i chùis gu bheil a' chuid is mò do'n t-saoghal dall air dhoigh spioradail, gun chomas an truaighe féin fhaicinn, agus marbh mar an ceudna, air dhoigh spioradail, agus gun chomas 'fhaireachadh. Mar so deir an Spiorad Naomh m'an timchioll, " Tha iad ag ìmeachd ann an diomhanas an inntinn féin; aig am bheil an tuigse air a dorchachadh; air dhoibh bhi 'nan coimhich do bheatha Dhé, thaobh an aineolais a ta annta, tre chruas an cridhe; muinntir, air dhoibh am mothachadh a chall, a thug iad féin thairis do mhi-nàire, chum gach uile neo-ghloine chur an gniomh le ciocras, Ephes. iv. 18. 19. Tha'n leithide so do mhuinntir co fhada o còir a bhi aca air geallaibh Dhé, 's gu bheil iad 'san àm a ta 'n làthair, fuidh 'n mhalluchadh; agus air an aobhar sin fuidh chumhachd nam plàighean agus nam bagraidhean a ta ann an leabhar Dhé, Deut. xxviii. 27.

Uime sin na saoileadh iad gu bheil comhfhurtachd sam bith aca r'a fhaotuinn fathast o na geallaibh; ach oibricheadh iad gu dian ann an gnàthachadh gach deadh mheadhon gu bhi air an deanamh iomchuidh air an tròcair a ta air fhoillseachadh anns na geallaibh. Nach mòr am beud uiread a gheallaibh milis beatha bhi air an tabhairt, agus gidheadh gu'm faigh thusa bàs agus gu'n téid thu am mughadh? Guidh gu dùrachdach air Dia, gu'm bean e do chridhe le bròn air son do pheacaidh, agus gu'n oibrich e annad mothachadh soilleir air do neo-iomchuidheachd féin; agus gu'm builicheadh e creideamh ort, chum gu'm bi comas agad a dhol gu h-iomlan a mach asad féin a dh'ionnsuidh Dhé, trid Iosa Criosd, air son slàinte.

Thréig sinn an Ti sin is e Dia an uile ghràis agus chomhfhurtachd; agus thuit sinn gu staid uile thruaillidheachd, léir sgrios, agus thruaighe; agus cha

'n urradh dhuinn a bhi air ar saoradh a rìs chum na ceud staid beatha spioradail agus sonais, mur bi sinn air ar toirt a dh'ionnsuidh an neach sin, is e bunait beath' agus sonais, eadhon an Dia beò fior. Agus air ar toirt d'a ionnsuidh-san cha'n urradh dhuinn am feasd a bhi, ach tre chreidimh, anns nach 'eil ach dol a mach an anama dh'ionnsuidh Dhé trid Chriosd, a dh'iarruidh ceud-thùs nuadh do bheatha spioradail agus do ghràs, a chaill sinn roimhe so ann an Adhamh, agus air am bheil a nis feum againn. Tha creideamh air oibreachadh leis na geallaibh, agus air dha bhi air oibreachadh ann ar cridhibh-ne tha sinn a' faotuinn còir chìnnteach ann an uilegheallaibh a ghràis, Rom. x. 8. 17. Air an dòigh so theirear gu bheil sinne, tre chreidimh agus fhoighidin " a' sealbhachadh nan geallanna, agus air an aobhar sin goirear dhinn " oighreachan a' ghealladh." Is luinne, aig am bheil fior chreideamh, na geallanna, co maith ri nèamh féin. A nis, leis na geallaibh nèamhuidh so, cheangail Dia ar n-Athair e féin mar fhiach'ear dhuinne, a chlann bochd, air son nan uile nithe 'ta feumail do bheath' agus do dhiadhachd ; gus an tig an t-àm beannuichte sin, anns an sealbhaich sinn na h-uile a ta nis againn ann an gealladh. 'S an àm sin, criochnaichidh creideamh ann an toradh, agus geallanna ann an coimhlionadh

Mar is e 'n t-anam beath' a' chuirp, agus creideamh beath' an anama ; mar sin, is iad geallanna Dhé beath' a' chreidimh. Oir co as a ta 'n tairbhe so ann an creideamh, ach do bhrìgh gu bheil e deanamh greim air na saor gheallaibh ? Ach co uaith a ta na geallanna a' faotainn an neart ? Eadhon o nàduir neochaochluidheach Iehobhah, a bheir bith, do ghnàth d'a fhocal. Am bheil thu 'g iarruidh creidimh ? Thoir aire do gheallaibh Dhé. Am b'àill leat do chreideamh a bhi mar an sŏlus ann an ionad-naomh

an Tighearna—gun a dhol idir as? Dean thu féin eòlach air geallaibh Dhé; aithnich gu maith iad, beachd-smuainich orra, labhair m'an tiomchioll; biodh iad do ghnàth 'na d'inntinn, 'na d' chuimhne, 'na d' chridhe, agus 'na d' theanga. Cha'n 'eil Sàtan ag oibreachadh 'an nì air bith ni's mò na ann an sinne chumail 'an ana-creideamh, gu h-àraidh mu dhéighin geallanna sònraichte; oir tha fios aige, ma chreideas sinn iad, gu'm bi a' bhuaidh againn anns na h-uile nithibh, gu'n tig sinn 'an làthair Dhé le dànachd, gu'n giùlain sinn sìth ann ar cridhibh, eadhon chum na h-uaighe, agus gu'm fuiling sinn nì air bith air sgàth Dhé. O meud a chomhfhurtachd mhilis a ta gach creideach iriosal a' tarruing o gach gealladh!

A nis, a mhuinntir ionmhuinn, tha na geallanna prìseal so, ris am bheil ar sonas co ceangailte, 'nan luidhe 'm folach anns an Scriobtuir naomh, mar fhèithean òir 'san talamh—Gu cìnnteach is airidh iad-san a rannsuich na mèinne sin, a chum nan ionmhasa so a thoirt am follais, air mòr mholadh. Uime sin, cha'n 'eil mi 'an amharus nach fhaigh deadh oibre an t-seirbhisich bheannuichte agus dhìleas so do Dhia, gean-maith o uile chloinn a' ghealladh; a ta 'n dòchas gean-maith a nochdadh dhoibhsan, a dh'fhoillsich agus a chuir r'a chéile le mòr aire agus deadh choslas tuigse spioradail, caochladh agus féum nan uile gheallanna ann an gnothaichibh talmhaidh, spioradail, agus sìor-ruidh. Mar sin tha cungaidh-leighis air son gach galar agus acfhuinn air son gach eucal. Leugh iad le aire, smuainich orra gu suidhichte, agus co'chuir iad gu dìleas. Agus guidheam air an Tighearna mhaith, an Ti is Ughdair dhoibh, gu'n deanadh e iad, le 'Spiorad Naomh, cumhachdach agus éifeachdach annainne.

Smuainich air na nithibh so, agus gu'n d'thugadh an Tighearna tuigse dhuinn anns na h-uile nithibh.

RIAGHAILTEAN.

*D'an éigin aire 'thoirt 'an àm leughaidh nan geallanna.*

1. Ge b' e air bith gealladh a ta air a dheanamh gu coitchionn do na h-uile chreidich, feumaidh gach neach a cho'chur gu sònraichte ris fein: Mar a ta 'n Slànuighear air a ghealltuinn do na h-uile, 's éigin do gach neach an gealladh a ghabhail thuige féin, Gen. iii. 15.

2. Ge b' e gealladh a ta air a dheanamh do chreideach air bith o's leith (mur 'eil aobhar sam bith 'ga cheangal r'a phearsa, mar a bha do dh' Abraham air son mac, agus d'a shliochd talamh Chanaan a shealbhachadh) tha còir aig gach leanamh le Dia air: mar so, cha dìbir mi thu, agus cha tréig mi thu," Iosh. i. 5. An nì so tha gach neach a' co'chur ris fein, mar a ta fios againn a cho'chuir an Spiorad Naomh iad: oir a deir esan " cha'n fhàg agus cha tréig mi am feasd thu," Eabh. xiii. 5. Agus tha so a' teagasg dhuinne an nì ceudna a dheanamh mu thimchioll nan geallanna eile.

3. Fuidh ghealłaibh aimsireil do na h-Iudhaich, tha air am foillseachadh na subhailce òirdhearc a gheall Dia a thoirt d'a shluagh an déigh teachd Chriosd, Esec. xxxiv. 25, 26, 27.

4. 'N uair leughas sinn na cùmhnantan a ta Dia ag iarruidh air son nan geallanna, cha'n 'eil iad—cosmhuil ri dleasnais an lagha—air an deanamh dhoibhsan amhàin, a choimhlionas iad gu h-iomlan; tha na geallanna soisgeulach, agus dhoibhsan a ta 'deanamh dìcheall air an coimhid; agus 's e 'n prìomh chùmhnant—Creideamh.

5. Mu thimchioll nan geallanna air son fàs ann an gràs, no meadhona gràis, no nithe air bith talmhaidh,

's fheudar fios a bhi againn, gu'm bi iad uil' air an coi'lionadh dhuinn co fhad agus a chì Dia maith air ar son.

6. Ann ar n-oidhearpaibh lag air na geallaibh a choimhid, feumaidh sinn creidsinn gu bheil an coi'-lionadh dhuinne, ann an Criosd, le Criosd, agus trìd Chriosd: anns am bheil uile gheallanna Dé, SEADH agus AMEN, 2 Cor. i. 20.: sin r'a ràdh, mar tha mi saoilsinn, "air a dhaingneachadh agus air a dheanamh cìnnteach dhuinne, annsan." Ge nach fhaic sinne nì air bith annainn féin toilltneach air iad a bhi air an coi'lionadh dhuinne, gidheadh an sin,'s còir dhuinn an iarruidh air sgàth Chriosd, ma tha thu ann an Criosd. Oir mar 'eil thu ann an Criosd, cha bhtuin gealladh air bith dhuit, ach is iad bagraidhean agus breitheanais do chuibhrionn; agus cha'n 'eil nì eile againn r'a thagradh mar chòir. 'S iad bròn, caoidh, agus donnalaich, na nithe a ta Dia ag iarruidh oirnn; agus ni h-e earbs' anns na geallaibh, gus an tart sinn an déigh Chriosd: agus gu'n deònaich Dia sinn sin a dheanamh ni's mò agus ni's mò, gus am bi sinn air ar sàsuchadh le 'chosamhlachd anns a bheath' a ta chum teachd, Salm, xvii. 15.

## CAIB. VI.

### GEALLANNA MU DHEIGHINN NITHE SPIORADAIL.

*Tha na geallanna so coi'-fhreagrach do chreidich anns na h-amaibh a ta air an ainmeachadh 's a' chaibdeil so.*

### MU PHEACADH.

*Mur 'eil thu a' mothachadh nì air bith annad féin a dh'fhaodadh an Tighearn a ghluasad chum tròcair.*

" IS MISE, MISE FEIN, esan a dhubhas d'eu-ceartan as, air mo sgàth féin, agus do lochdan cha chum mi air chuimhne, Isa. xliii. 25. Dhubh mi as mar neul d'eu-ceartan, agus mar cheò do lochdan ; pill rium, oir shaor mis' thu, xliv. 22.

" Maithidh mise an aingidheachd, agus cha chuimhnich mi ni's mò an cionta, Ier. xxxi. 34.

" Crathaidh mi uisge glan oirbh, agus bithidh sibh glan o'r n-uile shalchar, Esec. xxxvi. 25.

" Dh'amhairc mis' air a shlighibh, agus leighisidh mi e ; seadh, treòraichidh mi e, agus aisigidh mi sòlasan dàsan agus d'a luchd bròn, Isa. lvii. 18."

Tha na geallanna so saor ; air an deanamh leis an Tighearna, ni h-ann airson nì air bith a ta 's an duine ; oir a deir an Tighearna, Isa.xliii.22—25. Cha do ghairm iad air, ach shàruich an Tighearna ; cha d' thug ìobairt d'a ionnsuidh, seadh shàruich e le'n lochdaibh; ach gidheadh air a sgàth féin mhaitheadh e dhoibh an eu-ceartan.

Air na geallaibh so bithidh feum againn do ghnàthmar aig àm ar n-iompachaidh, air an doigh cheudna an déigh sin, bithidh sinn gu minic gun chomas nì air bith fhaotainn ann ar mothachadh féin a bheir dearbh chìnnteas duinn ann am maitheanas ar peacaidh; 's an uair sin 's éigin duinn ruith a dh'ionnsuidh nan geallanna saor so. An uair nach 'eil thu faicinn nì air bith annad féin air son am maitheadh an Tighearna do pheacanna dhuit; agus air an aobhar sin an teagamh nach bi iad air am maitheadh, co' chuir na briathra so, "Is mis' an ti sin a thilgeas air falbh do pheacanna, *air mo sgàth féin*."

'N uair dh'éireas do pheacaibh suas mar neul, air chor 's nach fhaic thu nì air bith ach iad féin, co' chuir, "Chuir mi *do pheacanna* air falbh *mar neul*."

'N uair bhios eagal ort roimh lionmhorachd do pheacaibh a. co' chuir, "Bithidh tu glan o d'uile pheacaibh."

*Ma tha eagal ort gu'n cuimhnich Dia do pheacanna (a chuir thu 'n gniomh) chum do smachdachadh air an son.*

"Cha chuimhnich mi a chionta ni's mò, Ier. xxxi. 34. 'Ta le lochdan, a chuir e 'n gniomh, cha bhi iad air an cuimhneachadh dha: 'na fhìreantachd, a chuir e 'n gniomh, mairidh e beo, Esec xvii. 22.

"Cha chuir hnaichear dha lochd air bith a rinn e, Esec. xxxiii. 16.

*Ma tha thu 'n teagamh maitheanais, a thaobh minic-pheacachadh.*

'Amhaircidh e air daoinibh, agus *ma* their *aon duine*, Pheacaich mi, agus chlaon mi an nì a bha

ceart, agus cha robh e chum tairbhe dhomh: saoraidh e 'anam o dhol sios do'n t-slochd, agus chì a bheatha sŏlus. Feuch, na nithe sin uile oibrichidh Dia gu minic a thaobh an duine," Iob. xxxiii. 27,—29.

Air an aobhar sin, na creid Sàtan, a bhrosnaicheas thu g'a chaochladh a chreidsinn; agus na leig le do thruaillidheachdaibh thoir ort sealltainn air son maitheanais le an-dànachd; oir ged gheall Dia maitheanas, gidheadh 's ann dhàsan ata aithreachail agus ni h-ann do'n ladurna.

### *Ma tha thu 'an eu-dòchas.*

'N uair tha thu aig beul shlochd an eu-dòchais, agus air do thiormachadh suas le bròn, an sin rach a dh'ionnsuidh Searmonaich dìleas, comasach air Criosd a shearmonachadh dhuit; agus co 'chuir, " An sin gabhaidh e truas deth, agus their e, saor e o dhol sios do'n t-slochd: fhuair mi éirig. Bithidh 'fheoil ni's ùire na feòil leinibh: thig e air ais gu laithibh òige. Ni e ùrnuigh ri Dia, agus gabhaidh e gu caoimhneil ris, agus chi e a ghnùis le gàirdeachas, oir iocaidh e do dhuine 'ionracas, Iob. xxxiii. 24.—26.

" Is mis' a chruthaicheas toradh nam bile; sìth, sìth, dhàsan a ta fad as, agus dhàsan a ta dlù, deir an Tighearna, agus slànuichidh mi e, Isa. lvii. 19.

'N uair bhios tu air do lionadh gu h-anabarrach le peacadh, co' chuir " Ni mi tròcair air, agus saoraidh mi e, chum 's nach téid e *sios do'n t-slochd.*"

'N uair bhios eagal ort nach labhair Dia, no a mhinisteire sìth riut, co' chuir, " Fhuair mise athréiteachedh: is mis' a chruthaicheas toradh nam bile, chum *bhith a'm' sìth* dhoibhsan a ta fad as, agus dhoibhsan a ta dlù."

'N uair ni do thrioblaide do sheargadh suas, co' chuir "Thig e air ais mar ann an laithibh' *òige*: agus bithidh 'fheòil mar fheòil leinibh."

Ma tha eagal ort nach éisd Dia ri ùrnuighibh air do shon anns an staid so, co' chuir, "Ni e ùrnuigh ri Dia agus *gabhaidh e gu caoimhneil ris*."

'N' uair bhios eagal ort nach urrainn thu amhairceadh air an Tighearna le aoibhneas, co' chuir, "Chi e a ghnùis *le gàirdeachas*."

An uair nach fhaic thu nì air bith annad féin a bheireadh ort gun an nì so a chreidsinn, co' chuir, "Iocaidh e do dhuine 'ionracas;" ni is è (tha mi 'm beachd) fìreantachd Chriosd, an neach air sgàth an dean se e.

## *Ma tha thu mothachadh peacadh 'na uallach trom, agus Sàtan, an tòir ort.*

An uair a mhothaicheas tu peacadh 'na uallach trom, agus Sàtan 'ga d' leanmhuinn le iomadh eagail d'a thaobh, ruith a dh'ionnsuidh Chriosd, agus co' chuir, "Thigibh am' ionnsuidhse, sibhs' uile a ta ri saothair agus fuidh throm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh, Mat. ii. 28. 29. Saoraidh se a phopull o'n peacaibh, Mat. i. 21.

"Agus bruthaidh Dia na siothchaint Sàtan fuidh bhur cosaibh gu h-aithghearr, Rom. xvi. 20.

"Agus bithidh duine mar ionad fasgaidh o'n ghaoith agus mar dhìdean o'n doininn; mar shruthan uisge ann an àite tioram, agus mar sgàil craige mòire ann an tìr airsnealaich, Isa. xxxii. 2.

Mar so tha Criosd a' deanamh do'n anam a ta ruith d'a ionnsuidh.

Ma tha Sàtan an tòir ort, co'chuir "Tha ese na *ionad fasgaidh*."

Ma dh'éireas buaireadh agus trioblaidean, co'chuir " Tha ese 'na dhìdean *o'n doininn.*

Ma tha d'anam ullamh gu tuiteam a thaobh anfhainneachd, co'chuir " Tha e na shruthan *uisge* ann an àite tioram, chum d'ath-bheothachadh ; " agus mar *sgàil* craige mòire,"—fuidh 'm faod thu fois a ghabhail gu sàbhailt.

'N uair tha thu faireachadh do pheacaidh ro throm, co'chuir, " Bheir mise *socair* dhuit."

An uair nach 'eil fois aig d'anam a thaobh a' pheacaidh, co'chuir, " Gheibh sibh fois do bhur n-anamaibh. Saoraidh se a phobull o'm peacaibh,—araon o'n smachdachadh, agus o'n chumhachd

Ma tha eagal ort a bhi fad ann am buaireadh, co'-chuir, " Bruthaidh Dia na siothchaint Sàtan fuidh bhur cosaibh gu *h-aithghearr.*"

*Ma philleas tu air d'ais o pheacahd, agus gidh-eadh an teagamh nach fhaigh thu maitheanas.*

" Ged robh bhur peacanna mar an scàrlaid, bithidh iad geal mar an sneachda; ged robh iad dearg mar chorcur, bithidh iad mar olainn, Isa. i. 18.

" Tréigeadh an t-aingidh a shlighe, agus an duine eucorach a smuaintean, agus pilleadh e ris an Tighearna, agns nochdaidh e tròcair dha ; agus ri ar Diane, oir bheir e maitheanas gu pailt, Isa. lv. 7.

" Cò a's Dia ann cosmhuil riutsa, a mhaitheas aingidheachd, agus a ghabhas seachad air easaontas iarmaid 'oighréachd ? Cha ghleidh e 'chorruich gu siorruidh, a chionn gur toigh leis tròcair. Pillidh e a rìs, gabhaidh e truas dinn : còmhdaichaidh e ar n-easaontais, agus tilgidh ar n-uile lochdan ann an doimhneachdaibh na fairge, Mic. vii. 18, 19. An ti a dh'aidicheas, agus a thréigeas a pheacanna, gheibh e tròcair, Gnath. fhoc. xxviii. 13. Ma dh'aidicheas sinn

ar peacanna, tha esan fìrinneach agus ceart, chum ar peacanna a mhaitheadh dhuinn, agus ar glanadh o gach uile neo-fhìreantachd, 1 Eoin i. 9.

'N uair a chì thu d'anam air dhreach peacach, co'-chuir, " Ged robh iad *dearg* mar chorcur, bithidh iad *geal* mar olainn."

Ma tha eagal ort gu'r cruaidh an nì Dia aslachadh, co'chuir, " Nochdaidh e tròcair, oir tha e *ullamh chum maithidh.*"

Ma tha eagal oirnn gu'n d'rinn ar peacanna a leithid a ghreim oirnn 's nach urradh dhuinn an seachnadh, co'chuir, " Ni esan ar glanadh *o'r n-uile neo-fhìreantachd.*" Air dhuit fhaicinn gu'r e Dia am fear-glan-d h , na biodh eagal ort gu'r cruaidh an obair.

*Na'm b'àill leat lionmhorachd cheannairceàn bhi air an toirt fuidh chìs.*

'N uair tha thu a' mothachadh iomadh ceannairc ann ad chridhe agus ann ad bheatha, agus thu féin iarrtach iad a bhi, cha'n e 'mhàin, air am maitheadh, ach mar an ceudna air an toirt fuidh chìs, co'chuir, " Leighisidh mise an cùl-sleamhnachadh."

Tha'n gealladh so a' gabhail a stigh (tha mi a' saoilsinn,) cha'n e 'mhàin gu'n tabhair Dia maitheanas duinn ach mar an ceudna gu'n leighis e sinn ; agus an àite cridheachan agus anama ceannairceach, gu'n tabhair e dhuinn cridheachan agus anama umhal. Oir mar a ta slàinte a' leantuinn leighis an tinneis. mar sin tha umhlachd a' leantuinn leighis na ceannairc.

" *Ceannsaichidh* esan ar n-easontais." 'N uair mhothaicheas tu 'm peacadh ro làidir, ruith chum a' gheallaidh so ; agus cuir neart an Ti sin a ta gealltainn, an aghaidh neart a' pheacaidh. 'S e 'n Tighearn a gheall a cheannsachadh. Ciod, ged chuireadh

peacadh agus Satan an neart r'a chéile? Gidheadh, gun teagamh, is treise Dia na'n uile neart.

*Ma tha do chridhe cruaidh, agus làn do thruaillidheachd.*

" Bheir mi fòs duibh cridhe nuadh, agus cuiridh mi spiorad nuadh an taobh a stigh dhibh; agus buinidh mi air falbh an cridhe cloiche as 'ur feòil, agus bheir mi dhuibh cridhe feòla, Esec. xxxvi. 26.

" Agus timchioll-ghearraidh an Tighearna do Dhia do chridhe, agus cridhe do shliochd, a ghràdhachadh an Tighearna do Dhé le d' uile chridhe agus le d'uile anam, a chum gu'm bi thu beò," Deut. xxx. 6.

'N uair mhothaicheas tu do chridhe saoghalta, feòlmhor, co' chuir, " Timchioll-ghearraidh mi do chridhe: bheir mi *cridhe nuadh* dhuit."

An uair nach bris nì air bith do chridhe, co' chuir cumhachdan Iehobhah, a gheall do leigheas, ann do chridhe cloiche a thoirt air falbh.

*Ma bhriseas naduir neo-chiosnuichte amach ann am buaireadh agus co'strigh ainneartach.*

" Gabhaidh am madadh-alluidh còmhnuidh maille ris an uan: agus luidhidh an liopard sios maille ris a' mheann, agus an laogh agus an leòmhan òg, agus an spréidh reamhar le chéile; agus ni leanabh beag an stiùireadh, Isa. xi. 6. Is ann mar sin a bhios cumhachd an t-Soisgeil, gu'n gabh iadsan a ta do thaobh nàduir 'nam madaidh-alluidh, agus 'nam beathaichibh millteach, còmhnuidh le chéile gu siochail. Agus ma mhothaicheas sinne ar nàduir air an dòigh so, 's éigin duinn na briathra so a cho' chur, " Gabhaidh am madadh-alluidh còmhnuidh maille ris an uan."

"Còmhdaichidh esan ar n-easaontais, agus tilgidh e ar peacanna ann an doimhneachd na fairge." An nì sin a thilgear 's an fhairge, mar nach fhaicear am follais e ni's mò, mar sin cha'n urradh dhuinn fhaotainn a rìs, ged bu mhiann leinn: air an dòigh cheudna ni Dia a thaobh do pheacanna,—an tilgeadh amach as a làthair, air chor's nach pìll sinn do'n ionnsuidh ni's mò. Tagair e air son a ghealllaidh, agus gheibh thu ni's mò na tha thu saoilsinn.

*Ma tha thu'n daorsa aig peacadh air bith.*

"Bithidh eòlas agaibh air an fhìrinn, agus ni'n fhìrinn saor sibh, Eoin. viii. 32.

"Cha bhi tighearnas aig a' pheacadh oirbh," Rom. vi. 14.

'N uair tha thu mothachadh do dhaorsa air chor agus nach urradh dhuit maith a dheanamh, no thu féin a chumail o olc, co'chuir, "Ni'n fhìrinn *saor* thu."

Ma tha do pheacanna gu minic a' toirt buaidh ort, co'chuir, "*cha bhi tighearnas* aig a' pheacadh ort."

"Saoraidh e Israel o 'eu-ceartaibh gu léir, Salm cxxx. 8.

*Ma tha eagal ort gu'm bris peacadh làidir air bith a mach, chum eas-onair Dé, no mì-chliu a' chreidimh.*

"Gu'm bi bhur n-uile spiorad, agus anam, agus chorp, air an gleidheadh gu neo-choireach, gu teachd ar Tighearn Iosa Criosd. Is fìrinneach an ti a ta 'g 'ur gairm, neach mar an ceudna a ni e, 1 Tes. v. 23. 24. Gu'n gleidh an Dia, a ghairm thu, thusa gu neo-choireach gu teachd Chriosd: uime sin, gnàthaich na meadhona, agus earb ann am fìreantachd an Tighearna, nì am feasd nach fàilnich iadsan a chuireas an dòchas ann.

" Ach a ta an Tighearna dìleas, a dhaingnicheas, agus a choimhideas o'n olc sibh, 2 Tes. iii. 3 Madh'aidicheas sinn ar peacanna, tha esan fìrinneach agus ceart, chum ar peacanna a mhaitheadh dhuinn, agus ar glanadh o gach uile neo-fhìreantachd," 1 Eoin i. 9. Le glanadh tha air a chialluchadh (tha mi saoilsinn) cha'n e 'mhàin o chiont a' pheacaidh, ach o 'chumhachd; a chum nach bi a thruaillidheachd r'a fhaicinn ann ar còmhradh, no caitheadh-beatha.

An uair a leanas peacadh thu, eadhon gu tuiteam, lean thus' an Tighearna le ùrnuighibh, air son coi'lionaidh a' gheallaidh so, agus na bi 'n umhail mu'n chrioch.

" Còmhdaichidh esan ar n-easaontais." Agus ri so cuir ùrnuigh Chriosd,—" Cha'n 'eil mi guidheadh gu'n d'thugadh tu as an t-saoghal iad, ach gu'n coimhideadh tu o'n olc iad," Eoin xvii. 15. Nis', ciod an t-olc is mò na peacadh ? Air an aobharsin ged nach robh d'ùrnuighean-sa ach lag 'na aghaidh, gidheadh ghuidh Esan ris an d' éisdear riamh ; uime sin cath, agus bi cìnnteach as a' bhuaidh.

*An uair a ta thu air do chumail o pheacadh le rabhadh.*

" Ma bheir thu rabhadh do'n fhìrean, air chor agus nach ciontaich am fìrean, agus nach dean e peacadh ; mairidh e gu cìnnteach beò, do bhrìgh gu'n d'fhuair e rabhadh," Esec. iii. 21.

An uair a bheir neach air bith coimhairle dhuit, géill, agus bithidh e 'na bheatha do d'anam ; air an aobhar sin gabh ris a' chomhairle, agus co'chuir " Mairidh e beò do bhrìgh gu'n d'fhuair e comhairle."

*Ma tha eagal ort gu'n sgrios Dia thu air son do pheacaidh.*

" Gabhaibh aithreachas agus pillibh o'r n-uile chiontaibh, mar sin cha dean aingidheachd 'ur milleadh, Esec. xviii. 30.

"Saoraidh e 'shluagh o'm peacaibh," Mat. i. 21. An uair bhios eagal ort gu'n dean meud, no lionmhorachd do pheacanna do mhilleadh, co'chuir " *Cha dean aingidheachd 'ur milleadh* "

An uair nach fhaic thu meadhon tearnaidh air bith, co'chuir, *Saoraidh* Esan (sin r'a ràdh Criosd) a shluagh o'm peacaibh"

*Ma bhios tu air do bhuaireadh chum neo-ghloine.*

" Ni ese do shaoradh o'n mhnaoi choimheach, Gnath fhoc. ii. 16.

" Bithidh an corp air a choimhead neo-choireach gu teachd Chriosd," 1 Tes. v. 23.

*Mar urradh dhuit am peacadh sin fhaghail a mach air son am bheil Dia 'ga d' smachdachadh.*

" Ma bhios iad ceangailte ann an còrdaibh àmghair, an sin nochdaidh mi dhoibh an obair agus an easaontais," Iob xxxvi. 8. 9.

Cha smachdaich duine glic a leanabh gun an t-aobhar a nochdadh dha: cionnas eile a dh'ath-leasaicheadh e a chionta? Gu mòr ni's mò ni 'n Tighearna. Cha'n 'eil sinne mealltainn mòr gheallanna, do bhrìgh nach 'eil sinn dian 'g an iarruidh.

## CAIB. VII.

### MU GHRAS.

*Ma tha thu 'n teagamh Slàinte.*

" Is ann mar sin a ghradhaich Dia an Saoghal, gu'n d'thug e 'aon-ghin Mhic féin, chum 's ge b'e

neach a chreideas ann nach sgriosar e, ach gu'm bi a' bheatha shiorruidh aige, Eoin, iii. 16.

"An ti a dh'éisdeas ri m' fhocal-sa, agus a ta creidsinn anns an ti a chuir uaith mi, tha a' bheatha mhaireannach aige, agus cha tig e chum ditidh; ach chaidh e thairis o bhàs gu beatha, Eoin, v. 24.

"Ma choimhideas neach m' fhocalsa, cha'n fhaic e bàs am feasd, Eoin, viii. 51.

"An ti a chreideas annamsa, ged robh e marbh, bithidh e beò: agus ge b'e neach a ta beò, agus a' creidsinn annamsa, cha'n fhaigh e bàs am feasd," Eoin, xi. 25.

Ma tha thu'n teagamh gu'm bàsaich thu; agus nach bi thu air do shàbhaladh, co'chuir, "Esan a chreideas ann an Criosd, cha'n fhaigh e bàs, ach bithidh a' bheatha mhaireannach aige, agus cha tig e chum ditidh." Dean dìcheall air na geallaibh so a chreidsinn, oir tha sin air iarruidh dhiot, chum thu an nì a ta air a ghealltainn fhaotainn.

*Ma tha do chridhe mar fhàsach, neo-thorach 'an nì maith.*

"Ni am fàsach agus an talamh tartmhor gàirdeachas air an son; agus bithidh an di-threabh ait, agus thig e fuidh bhlàth mar an ròs. Brisidh e mach gu h-ùrar, agus ni e gàirdeachas gu subhach agus gu ceòlmhor," Isa. xxxv. 12.

Tha'n gealladh so air a dheanamh do'n eagluis, agus faodaidh gach aon a bhuineas d'i a cho'chuir ris féin. Uime sin, an uair a mhothaicheas tusa do chridhe mar fhàsach agus mar dhi-threabh, a dh'easbhuidh maith, làn do dhris agus do dhroigheann a' pheacaidh, an sin biodh fhios agad gu'n toir thu mach, cha'n e 'mhàin subhailce deadh-bholaidh mar na ròis, ach mar an ceudna pailteas diùbh.

" Mar gheug thig am fìrean fuidh bhlàth, Gna. fhe. xi. 28. Nithear anam nan dìcheallach sultmhor, xiii.4.

"Bithidh mi mar an drùchd do Israel: fàsaidh e mar an liligh, agus cuiridh e mach a fhreamha mar Lebanon. Sgaolaidh e 'gheugan, agus bithidh a mhaise mar an crann-ola, agus 'fhàile mar Lebanon," Hos. xiv. 5. 6.

Ma tha sinn a dh'easbhuidh meadhona chum ar deanamh siolmhor, co'chuir, " Bithidh an Tighearna *mar an drùchd* do Israel.

'N uair bhios sinn iarrtach air soirbheachadh agus air fàs ann an gràs, co'chuir, "*Fàsaidh e mar an liligh;* sgaolaidh e 'ghèuga."

Ma tha iarrtas agad air dealrachadh a mach ann am maise na naomhachd, co'chuir, " Bithidh a mhaise mar an crann-ola, agus an liligh," a ta ni's glòrmhoire na Solamh 'na 'uile òirdhearcas.

Na'm b'àill leat do ghràsa deadh bholadh a chur a mach, co'chuir, " Bithidh 'fhaile mar an Lebanon."

Cha dhiubhar cia mòr ar neo-thorrachas, am feadh a bhios Dia mar dhrùchd dhuinn. Ni ese gu h-aithghearr siolmhor sinn ; bheir sinn amach toradh, maiseach do'n t-sealladh, mar an liligh agus an crànn-ola ; agus bithidh boladh ar gràsa mar dheadh fhàile Lebanon. Air an aobhar sin, ged mhothaicheadh tusa do chridhe neo-thorach, an déigh dhuit meadhona a chleachdadh fada, agus gidheadh, nach 'eil thu siolmhor—fathast gnàthaich na meadhona, agus creid ; oir 'an sin ghlòraich Abraham Dia, gu'n do chreid e os ceann dòchais, gu'm biodh mac aig Sàrah, aig an robh a bronn neo-thorach, agus a thaobh bhliadhna thairis breith cloinne. Uime sin, ged lean do chridhe neo-thorrach ann do mhothachadh féin, an déigh fad ghnàthachadh mheadhona : gidheadh, fathast lean a' fiosrachadh anns na meadhonaibh, agus creid; oir againne tha geallanna, agus coi'lion'ear co dìleas

agus a bha aig Abraham, eadhon, Iosa Criosd, an d , an diugh, an t-aon neach gu siorruidh. " An ti a chreideas annamsa, sruthaidh as a bhroinn aibhnichean a dh'uisge beò," Eoin, vii. 38.

*Ma tha thu dh'easbhuidh naomhachd.*

" Bithidh sibh 'n'ur cinneach naomha, Ecsod.xix.6.

" Daingnichidh an Tighearn thu a'd' shluagh naomha dha féin." Deut. xxviii. 9.

Ni an Tighearna naomh thu; uime sin, cha chum peacadh, no Sàtan, no droch dhaoine, do naomhachadh air ais. Oir esan a naomhaicheas thu, is treis e na na h-uile, agus ni e an nì a's àill leis.

" Naomhaichidh Dia na siothchaint thu gu h-iomlan, 'an Spiorad, 'an anam, agus 'an corp. Is fìrinneach an ti a ta 'g 'ur gairm, neach mar an ceudna a nì e." 1 Tessal. v. 23, 24.

*An uair nach urradh dhuit iobairt air bith a thairgse suas.*

An uair nach urradh dhuit iobairt air bith a thairgse suas do Dhia, de ùrnuigh no moladh, no thu féin 'an iobairt, co'chuir, " Bithidh sibh dhomh-sa 'n 'ur rioghachd do shagartaibh," Ecsod. xix. 6. Gheall Dia gu'm bitheamaid 'nar sagartaibh ; sin r'a ràdh, a leithid agus a thairgeas suas iobairt dha, oir b'e sin dreuchd an t-sagairt. Air an aobhar sin, an uair nach urradh dhuit urnuigh a dheanamh, no an Tighearn a mholadh, no thu féin a thairgse suas do Dhia, anam agus chorp, dean dìcheall ann an creideamh, air a bhonndachadh air na geallaibh. Esan a dh'àithne, gheall e mar an ceudna gu'n deanadh e sinne comasach air a dheanamh, oir thubhairt e, *bithidh sinn 'nar sagartaibh.*

" Anns gach àite tairgear tùis do m' ainm-sa, agus tabhartas fiorghlan," Mal. i. 2. ; nì a labhradh mu

dheighinn nan cinneach creideach; uime sin, air dhuitse bhi air aon diubh so, bithidh tu comasach *tabhartas fiorghlan* a thairgse suas.

*An uair nach 'eil thu mothachadh ach beag gràis.*

An uair nach 'eil thu mothachadh ach beag gràis: eòlas, creidimh, gràdh, aithreachas—uile ro bheag, co'chuir, " Ged robh do thoisecah beag, gidheadh fàsaidh do chrioch gu mòr," Iob. viii. 7.

" Ge b'e neach aig am bheil, dhàsan bheirear, agus bithidh aige an tuilleadh pailteis," Mat. xiii. 12.

Air an aobhar sin na d'thugadh *toiseachadh beag*, mi-mhisneach dhuit; ach ma's urradh dhuit a dhearbhadh gu bheil eadhon beagan gràis agad, an sin cuir creideamh agus dìcheall r'a cheile, agus ni iad thu saibhir gu h-aithghearr.

*An uair a ta d'uile ghràsan anfhann.*

An uair a mhothaicheas tu d'uile ghràsan lag, agus thu féin gun neart chum dleasanais spioradail air bith a cho'lionadh, leithid ùrnuigh no trosgadh, no dleasnas air bith eile; an sin, co'chuir, " Bheir an Tighearna neart d'a shluagh," Salm, xxix. 11.

" Bheir esan neart do'n anfhann, agus dhoibhsan a ta gun lùth meudaichidh e treise. Iadsan a dh'fheitheas air an Tighearna gheibh iad spionnadh nuadh; éiridh iad suas mar iolar air a sgiathaibh; ruithidh iad agus cha bhi iad sgìth, siùbhlaidh iad agus cha'n fhàs iad fann," Isa. xl. 29. 31.

An uair a mhothaicheas tu thu féin anfhann, socraich thu féin leis a' ghealladh so, " Bheir e neart dhàsan a ta anfhann."

Ma tha thu 'ga d' mhothachadh féin a dh'easbhuidh neart, co'chuir, " Dhàsan aig nach 'eil neart, *meud-*

*aichidh e treise.*" Ma chaill thu do lùth, socraich thu féin le so, "Gheibh iad *spionnadh nuadh.*"

Ma tha thu ullamh gu toirt thairis trìd anfhaineachd, an sin faigh neart o na briathraibh so, "Ruithidh iad agus *cha bhi iad sgìth*, agus siùbhlaidh iad *agus cha'n fhàs iad fann.*"

Mar 'eil thu faotainn nan geallanna so air an coi'lionadh dhuit, an dara cuid cha'n 'eil thu deanamh dìcheall air na cùmhnantaibh a choimhead, no tha thu neo-chùramach a' rannsuchadh air son nan geallanna, no fuar 'g an iarruidh. Thoir aire; bithidh an Tighearna air iarruidh air son a' choi'lionaidh.

"Is mise do Dhia, neartaichidh mi thu, seadh, cumaidh mi suas thu le deas làimh m' fhìreantachd, Isa. xli. 10. Cuir-se do dhòchas anns an Tighearna do ghnàth; oir anns an Tighearna Iehobhah tha neart siorruidh," Isa. xxvi. 9.

Ann am fios a bhi againn gu bheil neart 'san Tighearna, cha'n 'eil comhfhurtachd sam bith, mar aithne dhuinn gu'm bi e air a ghnàthachadh d'ar taobh-ne. Uime sin, do bhrìgh gu bheil e air a thabhairt mar chomhfhurtachd, 's éigin da an gealladh so a ghabhail a stigh. Mar so, bithidh neart an Tighearna gu siorruidh ag oibreachadh chum maith dhuinn. Air an aobhar sin, 'n uair tha sinn ag iarruidh 'aon chuid, air son an anama, no air son a' chuirp, feumaidh sinn ar muinghinn a chur anns an Ti sin, nach fàilnich sinn ma dh'iarras sinn d'a ionnsuidh.

*An uair a tha do chridhe air tiormachadh a dh'easbhuidh gràis.*

An uair a mhothaicheas tu do chridhe air a thiormachadh suas, air dhoigh 's nach urradh dhuit uisge gràis air bith a chur a mach ann do smuaintibh, bhriathraibh, no ghniomharaibh, co'chuir "Dòirtidh

mi mach uisge air an tartmhor, agus sruthan air an fhearann chruaidh, Isa. xliv. 3. Sàsuichidh an Tighearna d' anam an àm tarta, agus ungaidh e do chnamhan; agus bithidh tu mar lios air a deadh uisgeachadh, agus mar thobar fior-uisge, air nach tig fàiling uisge, lviii. 11.

" Bithidh e mar chraobh air a suidheachadh ri taobh nan uisgeachan, a sgaoileas a mach a freumha ri taobh an t-struth, agus nach mothaich c'uin a thig an tart; ach aig am bi a duilleach uaine, 's air nach bi iomguin ann am bliadhnaibh na tiormachd, ni mò sguireas i thoirt seachad toraidh, Ier. xvii. 8.

" Bithidh an anam mar ghàradh uisgichte, Ier. xxxi. 12.

" Tha Dia a' toirt gràis dhoibhsan a ta iriosal, Seum. iv. 6.

" Anns an fhàsach brisidh uisgeachan a mach, agus sruthran anns an di-threabh; agus fàsaidh am fearann tioram 'na linne, agus am fearann tartmhor 'na thobraichibh uisge," Isa. xxxv. 6. 7. Sin r'a ràdh, bithidh an cridhe as neo-thorraiche pailt ann an gràs, a réir a' gheallaidh so. " A mach as am broinn sruthaidh aibhnichean do dh'uisge na beatha."

" An uair a bhios am bochd agus an t-ainnis ag iarruidh uisge, agus nach bi e ann, agus a bhios an teanga air tiormachadh le tart, mise Iehobhah freagram iad; Dia Israel, is mi nach tréig iad. Fosgailidh mi aibhnichean anns na h-ionadaibh àrda, agus trobraichean ann am meadhon nan gleann; ni mi am fàsach 'na linne uisge, agus am fearann tioram 'na shruthaibh uisge. Cuiridh mi anns an fhàsach an seudar, an sitta, am miortal, agus an crann-ola: suidhichidh mi anns an fhàsach an giuthas, an gall-ghiuthas, agus am bocsa le chéile," Isa. xli. 17 18. 19. Mar so, ged tha thu a nis a' mothachadh do chridhe neo-thorrach, gidheadh, biodh fhios agad gu'm bi Dia 'na

ghàradair do d' chridhe neo-thorrach, chum linnean uisge dheanamh, agus fion-dhearca taitneach do ghràsaibh a shuidheachadh; uime sin, air dhuit fhaicinn gu bheil e a' gabhail an obair 'na làimh féin, na biodh cùram ort air son olcais an fhearainn, oir ni esan e mar ghàradh thorrach.

*Ma tha thu a dh'easbhuidh spiorad Dhé.*

" Cuiridh mi mo spiorad an taobh a stigh dhibh, Esec. xxxvi. 27.

" Air an aobhar sin ma's aithne dhuibhse a ta olc, tiodhlacan maith a thoirt d'ur cloinn, nach mòr is mò na sin a bheir bhur n-Athair nèamhaidh an Spiorad Naomh dhoibhsan a dh'iarras air e ?" Lucas xi. 13.

" Dòirtidh mise mach mo spiorad air gach uile fheòil, agus ni 'ur mic agus 'ur nigheana fàisneachd, bruadairidh 'ur seann daoine bruadair, agus chì 'ur n-òganaich seallaidhean, Ioel ii. 28. 29. Agus mar an ceudna air na h-òglachaibh, agus air na ban-oglachaibh, anns na laithibh sin doirtidh mi mach mo spiorad."

" Agus guidhidh mise an t-Athair, agus bheir e dhuibh Comhfhurtair eile, chum 's gu'm fan e maille ribh gu bràth; eadhon spiorad na fìrinn. Tha e fantuinn maille ribh, agus bithidh e annaibh. Cha 'n fhàg mi sibh 'n 'ur dìlleachdaibh; thig mi d' 'ur n-ionnsuidh," Eoin xiv. 16, 17, 18.

An uair nach urradh dhuit féin ùrnuigh a dheanamh, socraich thu féin air na h-ùrnuighibh so, gu'n do ghuidh Criosd an t-Athair, e thoirt an spioraid, agus gu'n d' fhuair e éisdeachd anns gach uile nì ghuidh e, uime sin, ged robh d'ùrnuighean anfhann faodaidh tu iarruidh.

*Air dhuit sealltainn air gràdh Dhé, mar urrainn thu Dia a ghràdhachadh a rìs.*

An uair a dh'amhairceas tu air gràdh mòr Dhé do d' thaobh, agus nach urradh dhuit gràdh do Dhia a rìs, a mhothachadh ann ad chridhe, co'chuir an gealladh so, " Timchioll-ghearraidh mi do chridhe, chum gu'n gràdhaich thu an Tighearna do Dhia le d' uile chridhe, agus le d' uile anam," Deut. xxx. 6.

*Mar urradh dhuit do chridhe a thoirt gu gàirdeachas a dheanamh anns an Tighearna.*

" Ni thu gàirdeachas anns an Tighearna, ni thu uaill ann an Ti Naomh Israeil," Isa. xli. 16.

" Ann d'ainm-sa ni iad gàirdeachas air feadh an là, agus ann d'fhìreantachd àrduichear iad, Salm, lxxxix. 16.

" Oir an sin bithidh do thlachd anns an Uile-chumhachdach, Iob, xxii. 26.

" Oir annsan ni ar cridhe gàirdeachas, a chionn na ainm naomha-san gu'n do chuir sinn ar dòigh," Salm, xxxiii. 21.

N' uair chì thu aobhar gàirdeachais, anns an Tighearn, agus gidheadh, nach urradh dhuit d'inntinn a ghluasad, co'chuir, " *Ni iad gàirdeachas annsan.*"

Ma mhothaicheas tu, tre mòr thrioblaid agus bhuaireadh, d'aoibhneas gu minic air a bhacadh, co'chuir, " Ni iad gàirdeachas do ghnàth a'd' ainm."

*Mar 'eil thu mothachadh eagal Dé ann a'd' chridhe.*

" Cuiridh mi m' eagal 'nan cridhibh," Ier. xxxii. 40.

Na b'àill leat eagal umhlachdail Dé a bhi agad an àm chur dleasnas naomh air bith an gnìomh, no aig àmaibh eile, mar mhothaicheas tu d'fheum, asluich

an Tighearna leis a' ghealladh so, oir is caomh leis a bhi air a thagradh le 'sheirbhisich air son a gheallaibh, "Bithidh mise fathast air *m'iarruidh* 'san nì so le tigh Israeil, a chum a dheanamh air an son," Esec. xxxvi. 37.

*Mar tabhair do chridhe cliù do'n Tighearna.*

"An sluagh so dhealbh mi air mo shon féin; cuiridh iad an céill mo chliù," Isa. xliii. 21.

"Ithidh sibh ann am pailteas, agus bithidh sibh sàthach, agus cliùthaichidh sibh ainm an Tighearna bhur Dia," Ioel ii. 26. 'N uair bheir thu fainear na nithe mòra rinn Dia air do shon, agus a mhothaicheas tu thu féin ea-comasach a chliù chur an céill, co'-chuir, "Cuiridh iad an céill mo chliù."

'N uair a bhios do chridhe mi-thaingeil gun druigheadh air leis na tròcairibh a ta thu mealltainn, agus nach beothaich iad suas thu chum an Tighearn a mholadh, co'chuir, "Ithidh e agus bithidh e sàthach, agus cliùthaichidh e ainm an Tighearna."

*Ma tha thu dh'easbhuidh gliocais.*

'N uair bheir thu fainear gu bheil do dhì-gliocas a' toirt ort gun gluasad mar chriosduidh, co neo-choireach 's bu chòir dhuit, co'chuir, "Ma tha aon neach agaibh a dh'uireasbhuidh gliocais, iarradh e o Dhia, a bheir do gach neach gu pailt, agus nach dean maoidheadh; agus bheirear dha e," Seum. i. 5.

An uair a mothaicheas tu gu bheil thu dhì eòlais chum do thrioblaidean a leasachadh air an doigh as fearr, no chum do ghniomhara, do chothroma, agus do chaitheadh-beath' òrduchadh chum glòire Dhé, no tairbh dhuit féin, agus do mhuinntir eile, an sin na

dìbir gliocas a shireadh, agus na bi an teagamh nach fhaigh thu e.

*Mar urradh dhuit guth Dhé a thuigsinn.*

An uair nach urradh dhuit guth Dhé a thuigsinn, ann 'fhocal na ann 'oibre, air bhith dhuit gun fhios ciod a dh'fhoghlumadh tu uatha, co'chuir, " Bithidh cluasan nam bodhar air am fosgladh :" Isa. xxxv. 5. sin r'a ràdh, iadsan a bha bodhar air chor 's nach tuigeadh iad nì air bith, bheirear orra cluinntinn, sin r'a ràdh, bheirear orra tuigsinn, " Tha caoraich eile agam, nach 'eil do 'n chrò so: is éigin domh iad sin mar an ceudna a thoirt a stigh, agus éisdidh iad ri m' ghuth," Eoin x. 16. Ni is gealladh do na cinneachaibh, gu'n tuig iad guth Dhé.

*Mar urradh dhuit rùn-diomhair an t-soisgeil a thuigsinn.*

" Bithidh sùilean nan dall air am fosgladh, Isa. xxxv. 5.

" Fosglaidh e sùilean nan dall," Isa. xlii. 7.

" Chuir e mi dh'aiseag am fradharc do na dallaibh,' Luc. iv. 18.

Tha na briathra so a' nochdadh dhuinn ciod a ni Criosd air son a shluaigh; uime sin na biodh eagal oirnn air son ar n-eucail; a' faicinn gu'r e Criosd an lighiche. Ma ni gach uile chreutair an nì sin air son an d'òrdaicheadh e, an sin gu cinnteach coi'lionaidh Esan an nì sin chum an do chuireadh e o 'Athair g'a choi'-lionadh,—" a thoirt fradharc do'n dall."

*Ma chì thu slighe mhaith, agus nach bi comas agad gluasad innte.*

An uair a chì thu slighe mhaith agus nach bi agad comas gluasad innte, no eòlas aon dleasnas, beag no

mòr a chur an gniomh, agus a ta thu 'g a d' mhothachadh féin ea-comasach siubhal 'san t-slighe sin, co'chuir, " Agus cuiridh mi mo spiorad an taobh a stigh dhibh, agus bheir mi oirbh *gluasad ann am reachdaibh*, agus *coimhididh sibh mo bhreitheanais* agus ni sibh iad," Esec. xxxvi. 27.

'N uair a dh'amhairceas tu air mòrachd an dleasnais a ta Dia ag àithneadh, amhairc mar an ceudna air meud a gheallanna, air son an coimhid, agus an sin, cha bhi aobhar mi-mhisnich agad. Cha 'n 'eil suim ciod a dh'àithneas e, air dhuinn fhaicinn gu bheil a ghealladh againn.

Ma tha eagal ort roimh cruadhchas do shlighean, nach urradh dhuit gluasad annta, ged dhean thu ionnsuidh air còrr uair, neartaich thu féin anns a' ghealladh so, " Bheir mise mo spiorad duit, a *thoirt ort gluasad* ann am shlighibh." An urrainn peacadh no sàtan, cur an aghaidh sin? Gu cinnteach is e 'n spiorad is treise; agus is mò Esan a ta annainne, no iadsan a ta 'n ar n-aghaidh.

Agus an uair a bheir thu fainear na dleasnasa mòra ta Dia ag àithneadh, agus a bhios eagal ort nach bi agad neart chum an coimhlionadh, co'chuir, *Thuirt Esan*, " coimhididh sibh mo bhreitheanais agus ni sibh iad."

" Ruithidh iad agus cha bhi iad sgìth, siùbhlaidh iad agus cha'n fhàs iad fann," Isa. xl. 31. sin r'a ràdh, iadsan nach b'urradh, dhiubh féin, gluasad aon cheum, bithidh iad comasach air ruith gu luath ann an slighibh Dhé.

### *Mar urrudh dhuit focal Dhé a chumail a'd' chuimhne.*

" Ach an Comhfhurtair, an Spiorad Naomh, a chuireas an t-Athair uaith a'm' ainmsa, teagaisgidh esan duibh na h-uile nithe, agus cuiridh e 'n cuimhne dhuibh na h-uile nithe labhair mise ribh,' Eoin xiv. 26

*An uair a chì thu d' aineolas féin.*

An uair a chì thu d' aineolas féin, agus a bhios eagal ort nach urradh dhuit Dia a ghlòrachadh mar dh'fhaodadh tu dheanamh na'm biodh tuilleadh eolais agad, beothaich thu féin suas chum tograidh, agus co'chuir, " Mar so deir an Tighearna, cuiridh mi mo reachd 'nan taobh a stigh, agus sgrìobhaidh mi air an cridhibh e; agus bithidh eòlas aca ormsa uile, o'n neach a's lugha gus an neach a's mò," Ier. xxxi. 33. 34.

" Gabhaidh tu eòlas air an Tighearna, Hos. ii. 20. Dòirtidh mi mach mo spiorad dhuibh, ni mi aithnichte mo bhriathra dhuibh, Gna. fhoc. i. 23."

" Treòraichidh e na daoine ciùin ann am breitheanas, agus teagaisgidh e do na daoine ciùin a shlighe. Cò am fear air am bheil eagal an Tighearna? Seòlaidh e esan 'san t-slighe a roghnaichicheas e. Tha rùn an Tighearna aig an dream d'an eagal e, agus toillsichidh e dhoibh a choimhcheangal," Salm xxv. 9 12. 14.

" Ma dh'iarras tu i mar airgiod, agus ma rannsaicheas tu air a son, mar air son ionmhasa foluichte, an sin tuigidh tu fìreantachd, agus breitheanas agus ceartas, *seadh*, gach uile dheadh shlighe. Ni ciall do dhionadh, coimhididh tuigse thu; chum do shaoradh o shlighe an droch dhuine, o'n duin'a labhras nithe fiara, a dh'fhàgas ceumana an ionracais, a dh'ìmeachd ann an dorchadais, Gna. fhoc. ii. 4. 9. 11. 12. 13. Lionar an talamh le eòlas an Tighearna," Isa. xi. 9.

" Iadsan a dh'iarras mi gu moch gheibh iad mi, Gna. fhoc. viii 17. Cha téid an duine baoghalta air seachran, Isa. xxxv. 8. Ma 's àill le neach sam bith a thoil-san a dheanamh, bithidh fhios aige mu'n teagasg, an ann o Dhia a ta e, no 'm bheil mis' a' labhairt

uam féin, Eoin vii. 17. Cha bhi ceò air sùilibh na' muinntir a chì, agus bheir cluasa na muinntir a chluinneas éisdeachd; agus tuigidh cridhe an duine bhrais eòlas," Isa. xxxii. 3. 4.

An uair a smuainicheas tu air an rùn-diomhair mhòir sin—Dia foillsichte anns an fheòil, agus air bith diadhaidh, agus air trì pearsaibh, agus a chì thu do neo-chomasachd féin an Dia mòr so a thuigsinn, co'chuir, "Gabhaidh iad uile aithne air an Tighearna; tuigidh cridhe a' bhaoghalta."

An uair bhios eagal oirnn nach fhoillsich Dia a thoil duinn, co'chuir, "Dòirtidh mi mach mo spiorad dhuibh. Teagaisgidh e do'n ionracan a shlighe, seòlaidh e esan 'san t-slighe a roghnaicheas e."

Ma tha eagal ort, ged dh'fhoillsicheadh an Tighearn a thoil, nach b'urradh dhuit, a thaobh d'aineolais, a thuigsinn, co'chuir, "Bheir mi oirbh tuigsinn, Tuigidh tu breitheanas, fìreantachd, agus ceartas, agus gach uile dheadh shlighe."

Ma tha eagal ort gu'n tarruing daoine air seachran thu chum mearachd, co'chuir, "N icomhairle *do dhìon*, agus ni tuigse *do choimhid*, agus *do shaoradh* o'n droch shlighe, agus o'n duin' a labhras nithe fiara, agus uathasan a dh'fhàgas slighean an ionracais, a dh'imeachd ann an céumanaibh an dorchadais. Cha téid am baoghalta *air seachran;* bithidh fhios aige mu'n teagasg an ann o Dhia a ta e."

*Ma tha thu 'g iarruidh gràis, agus nach 'eil d'iarrtais air an sàsuchadh.*

"Gabh tlachd anns an Tighearn agus bheir e dhuit iarrtais do chridhe, Salm xxxvii. 4.

"Coimhlionaidh e miann an dream d'an eagal e, cxlv. 20.

" Fosgail do bheul gu farsuing, agus lionaidh mise e," Salm lxxxi. 10.

" Is beannuicht' iadsan air am bheil ocras agus tart na còrach; oir sàsuichear iad, Mat. v. 6.

" Deònaichear miann nam fìrean," Gna. fhoc. x. 24.

Am bheil thu 'g iarruidh gràis? Am bheil eagal ort nach deònach Dia do mhiann? co'chuir, " Bheir e dhuit *iarrtais do chridhe, coimhlionaidh e do mhiann.*"

Am bheil eagal ort ged bheir e gràs duit, nach tabhair e ach ro bheag? co'chuir, " Fosgail do bheul gu farsuing agus *lionaidh mise e.* Sàsuichear thu." " Is beannuicht' iadsan uile a ta feitheamh ris-san. Gu cinnnteach ni e mòr thròcair ort; aig guth do ghlaoidh, co luath 'sa chluinneas e, bheir e freagradh dhuit," Isa. xxx. 18. 19.

'N uair thòsaicheas tu air fannachadh le feitheamh, co'chuir, " Gu *cinnteach ni e tròcair* ort."

*Ma tha do chridhe marbh, agus nach gluais e chum Dé, no chum maith.*

" Bithidh do chridhe beò gu bràth," Salm xxii. 26.

" Coimhid gliocas fallain agus tuigse; agus bithidh iad nam beatha do d' anam, Gna. fhoc. iii. 21. 22. Anns an ionad àrd agus naomha gabhamsa còmhnuidh; maille ris-san fòs a ta leònte agus iosal 'na spiorad, a bheothachadh spioraid nan iriosal, agus a bheothachadh cridhe nan daoine leònte," Isa. lvii. 15.

" Iarruibh an Tighearn agus bithidh sibh beò," Amos v. 4. 'N uair bhios eagal ort nach toir thu buaidh am feasd air marbhachd do chridhe, co'chuir, " *Bithidh do chridhe beò.* Iarruibh an Tighearn agus bithidh sibh beò."



An uair a gheibh thu ni-eigin beatha, agus a bhios eagal a chall ort, co'chuir, " *Bithidh do chridhe beò gu bràth.*"

*Ma tha eagal tuiteam air falbh ort, agus tu a' tàis-eachadh air dol am measad.*

" Ni Criosd mar an ceudna, bhur daingneachadh gus a' chrìch, chum 's gu 'm bi sibh neo-lochdach ann an là ar Tighearn Iosa Criosd, 1 Cor. i. 8. Chuir mi an Tighearna romham do ghnàth; a chionn gu bheil e air mo dheas-làimh, cha ghluaisear mi, Salm xvi. 8. Cumaidh an Tighearna suas iadsan uile a tha tuiteam; agus togaidh e 'n àird iadsan uile a tha air cromadh sios, Salm cxlv. 15. Mar chraun-pailme thig am fìrean fuidh bhlàth; mar sheudair air Lebanon, fàsaidh e suas. Fathast 'nan seann aois bheir iad a mach toradh; sultmhor agus ùr bithidh iad, xcii. 12. 14.

" Bithidh e mar chraoibh suidhichte làimh ri sruthaibh uisge, a bheir a mach a toradh 'na h-aimsir, agus nach caill a duille, Salm i. 3. Neartaichidh esan do chridhe, Salm xxxi. 24. Bithidh tu seasmhach, agus ni 's soilleire na meadhon-là fàsaidh d' aois: dealraichidh tu amach, bithidh tu mar a' mhaduinn, Iob xi. 15. 17. Iadsan leis an ionmhuinn an Tighearna, bithidh iad mar a' ghrian an uair a théid i mach 'na neart," Breith. v. 31.

Nis, tha sinn a' faicinn nach cuir nì air bith stad air a' ghrian 'na neart, ach tha i a' sgiùrsadh air falbh an dorchadais agus neòil roimpe, agus cha sguir i gus an ruith i a réis; mar sin ni leanabh Dhé, oir labhair an Tighearn e: cha'n fheud sinn a chur an teagamh.

Ma tha eagal ort a thaobh d' anfhainneachd féin, agus cumhachd a' bhuaraidh, maille ri cuilbheartaibh

Shàtain, co'chuir, Gu'n d' thuirt Dia, aig a' bheil a' chumhachd agus a ghliocas os ceann na h-uile. "Ni e *do dhaingneachadh* gus a' chrìch *Daingnichidh e do chridhe* ; cha chrionaich do dhuille." Am bheil peacadh agus Sàtan gu cruaidh an tòir ort ? co'chuir, Gu'n d'thuirt an Dia, aig am bheil a' chumhachd agus a' ghliocas os ceann na h-uile,—"Ni ese *do dhaingneachadh*."

Ma tha thu ullamh gu tuiteam agus gu fannachadh, co'chuir, "*Cumaidh* an Tighearna *suas* iadsan uile a tha tuiteam ; agus togaidh e 'n àird iadsan uile a tha ullamh gu tuiteam : *cha sleamhnuich thu*."

Ma tha eagal ort, ged robh thu air do chumail o pheacadh, gidheadh gu'm fàilnich do ghràsa, co'-chuir, "Mar chrann-pailme thig am fìrean fuidh bhlàth, agus mar sheudair air Lebanon *fàsaidh* e suas, Bheir iad a mach toradh 'nan seann aois ; bithidh iad sultmhor agus ùir ; bheir thu mach toradh an aimsir ; bithidh tu *suidhichte* ; ni's soilleire na meadhon-là, bithidh d'aois ; dealraichidh tu mar a' mhaduinn."

*Ma tha thu air tuiteam, agus fuidh eagal gu'm fàg an Tighearna mar sin thu.*

"Tilg air an Tighearna do chùram ; agus cumaidh esan suas thu : cha leig e 'm feasd do'n fhìrean a bhi air a ghluasad, Salm lv. 22.

"Ged thuit e, cha tilgear gu tur sìos e ; oir cumaidh an Tighearna suas air laimh e. Oir is toigh leis an Tighearna breitheanas, agus cha trèig e a naoimh ; gu bràth coimhidear iadsan, Salm xxxvii. 24. 28.

"Cuiridh mi m' eagal 'nan cridhe, chum nach dealaich iad rium," Ier. xxxii. 40.

'N uair tha thu air tuiteam, agus a' mothachadh uallach mòr do pheacadh, no thruaighe gad' chumail fodha, agus tu gun chomas a thilgeadh dhiot ;

do ghràsa co anfhann agus nach urradh dhoibh do chuideachadh, agus a mheasas tu air an aobhar sin, do staid cunnartach, co'chuir, "Ged thuit e, *cha tilgear gu tur sios e*, oir tha 'n Tighearn a' cur a làimh fodha." Uime sin ged robh peacadh agus truaighe, am feasd co trom, 'ga d' chumail sios, gidheadh, air bhi do làimh chumhachdach Dhé fodhad, eadhon anns an staid a's isle togaidh i suas thu gu furasda; tha 'n gealladh so agad "*cha leig e dhuit tuiteam* gu siorruidh."

*An uair bhios eagal ort gu'n do thréig an Tighearna thu, agus nach pill e a rìs.*

"Rè tiota bhig dhealaich mi riut; ach le mòr iochd cruinnichidh mi thu. Ann an corruich bhig dh'fholluich mi mo ghnùis car tiota uait; ach le caoimhneas siorruidh ni mi tròcair ort; deir an Tighearna d'fhear-saoraidh. Oir tha so mar uisgeachaibh Noah dhomh: mar a mhionnuich mi nach rachadh uisgeacha tuille thar an talamh, is amhuil a mhionnuich mi nach bithinn ann an corruich riut, agus nach d'thoirinn achmhasan duit. Oir dealaichidh na sléibhte r'am bunait, agus atharraichear na beannta as an àite; ach cha dealaich mo chaoimhneas riutsa; agus cha'n atharraichear coimhcheangal mo mo shìth, deir an Tighearn aig am bheil truas diot, Isa. liv. 7.—10.

"Daingnichidh mi mo choimhcheangal eadar mis' agus thusa, coimcheangal siorruidh gu bhi 'm Dhia dhuit, Gen. xvii. 7.

"Bithidh mise maille riut, cha dìbir mi thu; na gabh eagal agus na biodh geilt' ort, Deut. xxxi. 8.

"Cha tréig mi mo shluagh, 1 Righ, v. 13.

"Tha'n Tighearna maille ribh, am feadh a ta sibhse maille ris-san, 2 Eachd. xv. 2.

" Feuch, cha tilg Dia air falbh an duine foirfe, Iob. viii. 20.

" Feuch, tha Dia cumhachdach, agus cha dean e tàir, Iob. xxxvi. 5.

" Pòsaidh mi thu ruim féin gu bràth ; seadh, pòsaidh mi rium féin thu ann am fìreantachd, agus ann an ceartas, agus ann an caoimhneas, agus ann an caomh-ghràdh. Ni mi ceangal pòsaidh riut, eadhon, ann an fìrinn, Hos. ii. 19. 20.

*An uair a mhothaicheas tu do thruaillidheachd, agus a bhios cagal ort gu'n gabh an Tighearna gràin diot air a shon.*

" Cha bhi gràin aig m'anam dhibh, Lebh. xxvi. 11.

" Gràdhaichidh mis' iad gu saor ; oir phill mo chorruich air falbh uatha, Hos. xiv. 4.

" Gràdhaichidh mi iad, Deut. vii. 13.

" An ti aig am bheil gràdh dhombsa, gràdhaichear le m' Athair e ; agus gràdhaichidh mis' e, agus foillsichidh mi mi féin da. Gràdhaichidh m' Athair e, agus thig sinn d'a ionnsuidh, agus gabhaidh sinn còmhnuidh maille ris, Eoin, xiv. 21. 23.

" Ni mi gàirdeachas os an ceann, a dheanamh maith dhoibh," Ier. xxxii. 41.

'N uair bheir thu fainear mòran peacaidh, air chor 's gu'n seall thu ro ghràineil, co'chuir, " *Cha bhi gràin aig m' anam dhibh.*"

An uair nach fhaic thu nì air bith annad féin, a ghluaiseadh esan chum do ghràdhachadh, co'chuir, " *Gradhaichidh mi iad gu saor.*"

Ma tha cagal ort gu'm folluich an Tighearn e féin uait air son do pheacaidh, co chuir, " Foillsichidh mi mi féin da."

*An uair a mhothaicheas tu do bhochduinn spioradail.*

" Is beannuicht' iadsan a ta bochd 'nan spiorad: oir is leo rioghachd nèimh, Mat. v. 3.

" Air-san amhairc idh mi, deir an Tighearn, a ta leònte 'na spiorad, agus a chriothnaicheas roimh m' fhocal, Isa. lxvi. 2.

An uair a mhothaicheas tu do pheacanna lionmhor, agus do ghràsa tearc, agus a bhios eagal ort, uime sin, nach sealbhaich creutair truagh mar tha thusa rioghachd nèimh, co'chuir, " Is beannuicht' iadsan a ta bochd 'nan spiorad; oir is leo rioghachd nèimh."

An uair bhios eagal ort nach seall an Tighearn ort, co'chuir, "*Air-san* amhaircidh mi, deir an Tighearna, a ta *leònte 'na spiorad.*"

*'N uair a bhios tu ann an imcheist.*

'N uair tha thu ann an imcheist, aon chuid, a thaobh fìrinn air bith, na ni eigin a ta agad r'a dheanamh, agus gun fhios agad ciod a roghnaicheas tu, co'chuir, " Seòlaidh e esan 's an t-sligh a roghnaicheas e; ni 'anam tàmh ann an maith, Salm xxv. 12. 13.

" Ann d'uile shlighibh aidich e, agus seòlaidh esan do cheumana, Gna. fhoc. iii. 6. Tabhair d'oibre thairis do'n Tighearna agus daingnichear do smuainte, Gna. fhoc. xvi. 3.

" Agus cluinnidh do chluasan focal, o d' chùlthaobh, ag ràdh, *So an t-slighe, gluaisibh innte, 'n uair a thionndaidheas sibh chum na làimhe deise, agus chum na làimhe clìthe*, Isa. xxx. 21.

" Stiùiridh an Tighearn thu an còmhnuidh, Isa. lviii. 11.

" Cuiridh mi air adhart an obair ann am fìrinn, Isa. lxi. 8.

" Treòraichidh mi iad ri taobh nan sruithean uisge, air slighe réidh, far nach fhaigh iad tuisleadh, Ier. xxxi. 9.

'N uair bhios tu 'an teagamh mu fhìrinn air bith, co'chuir, " Seòlaidh e esan 's an t-slighe a roghnaicheas e : ni 'anam tàmh ann am maith. Cluinnidh do chluasan focal o d' chulthaobh, ag ràdh, " *So an t-slighe, gluaisibh innte.* Seòlaidh mi do cheumana ann am fìrinn."

'N uair tha thu a' smuaineachadh ciod an seòl a ghabhas tu, agus a ta eagal ort nach aithne dhuit ciod a b'àill leis an Tighearn thu dheanamh, co'chuir, " Stiùiridh an Tighearn thu *an còmhnuidh;* treòraichidh an Tighearn thu air slìghe réidh ; far nach fhaigh thu tuisleadh."

*An uair a ta thu fuidh eagal gu'n tabhair Sàtan ort tuiteam, agus a ta thu faghail mòr thrioblaid o 'bhuaireadh.*

" Bruthaidh esan a cheann," Gen. iii. 15. Uime sin, na gabh eagal, oir chuir Criosd cumhachd, agus innleachd Shàtain bun os ceann, air chór 's nach urrainn e cron air bith a dheanamh oirnn.

" Gu cinnteach saoraidh e thu o rib an eunadair. Le 'iteagaibh còmhdaichidh e thu ; agus fuidh 'sgiathaibh bithidh d'earbsa : bithidh 'fhìrinn 'na sgéith agus 'na targaid dhuit, Salm, xci. 3. 4.

" Bruthaidh Dia na siotchaint Sàtan fuidh 'r cosaibh gu h-aith-ghearr, Rom. xvi. 20.

Am bheil Sàtan 'ga d' bhròsnuchadh le buaireadhan làidir? Co'chuir, " *Bruthaidh esan a cheann.*" Ni e do chòmhdachadh fuidh 'sgiathaibh, agus *bithidh tu tearruinte* fuidh 'iteagaibh ; bithidh a neart 'na sgéith dhuit."

Am bheil eagal ort roimh 'innleachda? Co'chuir, "Saoraidh e thu o *rib an eunadair, agus bruthaidh e a cheann*," anns am bheil 'uile chumhachdan agus innleachda 'nan luidhe.

*Mar urradh dhuit buannuchadh le focal Dhé, no le 'oibribh tròcair no trioblaid.*

"Is mis' an Tighearna do Dhia, a tha teagasg dhuit ciod a thig gu d' bhuannachd; a tha 'g a d' stiùireadh anns an t-slighe air an imich thu," Isa. xlviii. 17.

"Bheirear rioghachd Dhé uaibhse, agus bheirear i do chinneach eile, a bheir toraidh uatha," Mat. xxi. 43.

Is gealladh so gu'n tabhair na cinnich a mach toradh an t-soisgeil; air an aobhar sin, feudaidh gach aon chinneach creideach a chòmhradh ris féin.

*An uair a mhothaicheas tu thu féin neo-chosmhuil ri muinntir Dhé, aon chuid ann an cridhe, no ann an caitheadh-beatha.*

"Bheir mi dhoibh aon chridhe, agus aon shlighe," Ier. xxxii. 39. An uair a chì thu do chridhe neo-chosmhuil ri pobull Dhé, aon chuid, ann an gràdh do Dhia, d'a phobull, no d'a òrduighibh, no 'nam bròn air son peacaidh, co'chuir, "Bheir mi dhoibh *aon chridhe*."

An uair a chì thu nach bi do chòmhradh, no do chaitheadh-beatha co naomh ri muinntir Dhé, co'-chuir, "Bheir mi *dhoibh aon shlighe*."

*Na'm b'àill leat beannuchd Dhé suidheachadh ort.*

"Beannuichidh an Tighearn am fìrean, Salm v. 12.
"Beannuichidh mi thu, Deut. vii. 13.

" Air do shluagh tha do bheannuchd, Salm iii. 8.

" Gheibh esan beannuchadh o'n Tighearn, agus fìreantachd o Dhia a shlàinte," Salm xxiv. 5.

" Beannuichidh an Tighearna sinn; beannuichidh e tigh Aaroin. Beannuichidh e iadsan air am bi eagal an Tighearna, araon beag agus mòr," Salm cxv. 12. 13.

*Na'm b'àill leat a bhi a' d' bheannuchd ann ad àite.*

" Beannuichidh mi thu agus bithidh tu a' d' bheannuchadh, Gen. xii. 2. Ni mi iadsan mu thimchioll mo shléibh 'nam beannuchadh," Esec. xxxiv. 26.

*Ma thréigeas tu na h-aingidh 'nan aoradh agus 'nan cleachdadh truaillidh.*

" Gabhaidh mise còmhnuidh annta, agus gluaisidh mi 'nam measg; agus bithidh mis' a'm' Dhia acasan, agus bithidh iadsan 'nan sluagh agamsa: uime sin thigibh a mach as am meadhon, agus dealuichibh riu, deir an Tighearn, agus na beanaibh ris an nì neo-ghlan; agus gabhaidh mis' a'm' ionnsuidh sibh, agus bithidh mi a'm' Athair dhuibh, agus bithidh sibhse 'n 'ur mic agus 'n 'ur nigheanaibh dhomhsa, deir an Tighearn uile chumhachdach.

## CAIB. VIII.

### MU MHEADHONAIBH GRAIS.

*Tha gealladh gu bhi air a cho'chur anns gach òrdugh.*

" Le aoibhneas tairngidh sibh uisge a tobraichibh na slàinte," Isa. xii. 3. Nis, a chionn gu bheil e air

a ràdh, a "*tobraichibh*" *na slàinte*, agus ni h-e "*tobair*," tha mi saoilsinn gu'r còir dhuinn an gealladh a cho'chur ann an uile òrduighibh Dhé, a chum gu'n gnàthaich sinn iad le dearbh chinnteachd shòlasach gu'm faigh sinn pailteas gràis uatha. Mar a gheall an Tighearna gu'n tarruing sinn uisge a mach asda, cha 'n e 'mhàin gu'n gnàthaich sinn iad, ach tairngidh sinn uatha le aoibhneas.

Air an aobhar sin, ann an ùrnuigh, ann am breithneachadh, ann an éisdeachd, ann an còmhradh, ann an trosgadh, anns gach uile dhleasnais, co'chuir an gealladh so; agus gheibh thu esan fìrinneach a thug an gealladh.

*Ann an ùrnuigh.*

Co'chuir na geallanna so air son neartachaidh do chreidimh, agus air son d' éisdeachd,—"Iarruibh agus bheirear dhuibh; siribh agus gheibh sibh; buailibh an dorus agus fosgailear dhuibh," Mat. vii. 7.

"Dean ùrnuigh ri d' Athair a ta 'an uaigneas; agus bheir d' Athair, a chì 'an uaigneas, duais dhuit gu follaiseach," Mat. vi. 6.

"Agus ge b'e air bith nithe a dh'iarras sibh ann bhur n-ùrnuigh ma chreideas sibh, gheibh sibh iad," Mat. xxi. 22.

"Ge b'e nì a dh'iarras sibh a'm' ainm-sa, ni mise sin, Eoin xiv. 13. 14.

"Iarraibh, agus gheibh sibh, chum agus gu'm bi bhur n-aoibhneas làn," Eoin xvi. 24.

"Iarraidh sibh gach nì a's àill leibh, agus nithear dhuibh e," Eoin xv. 7.

"Mu'n gairm iad, freagraidh mise; agus am feadh bhios iad fòs a' labhairt éisdidh mi," Isa. lxv. 24.

"Ni thu ùrnuigh ris, agus éisdidh e riut; agus ma dh'iarras tu e, gheibh thu e," Iob. xxii. 27.

*Ann am Breithneachadh.*

" Bithidh tròcair agus fìrinn acasan a dhealbhas maith, Gna. fhoc. xiv. 22.

" Tha tròcair an Tighearna o shiorruidheachd orrasan 'a chuimhnicheas 'àitheanta, chum an deanamh, Salm, ciii. 17. 18.

" Na nithe sin araon a dh'fhòghluim, agus a ghabh sibh, agus a chual agus a chunnaic sibh annam-sa, deanaibh, agus bithidh Dia na siothchaint maille ribh," Phil. iv. 8. 9.

Ma tha thu 'g iarruidh tròcair, no fìrinn Dé a bhi chum maith dhuit, no tròcair Dhé a bhi ort gu siorruidh, agus Dia na siothchaint a bhi maille ruit—*smuainich air nithibh maith :* agus sin le a leithid a bhreithneachadh agus a bheothaicheas suas thu gu cleachdadh, agus 'an sin bithidh na geallanna so uile gu cìnnteach air an coimhlionadh dhuit. Agus do bhrìgh gu bheil breithneachadh 'na dhleasnas cruaidh, uime sin thoir misneach dhuit féin ann, leis an tairbhe a ta e toirt leis: agus a chionn gu'r slighe Dhé e, bheir esan dhuit a spiorad a thoirt ort gluasad ann.

*Ann am breithneachadh, ann an còmhradh, agus 'an leughadh focail Dé.*

" Cha téid leabhar an lagh as do bheul, ach beachd-smuainichidh air a là agus a dh'oidhche, chum's gu'n toir thu 'n aire gu'n dean thu a réir gach nì a ta sgrìobhte ann ; oir an sin bheir thu air do shlighe soirbheachadh leat, agus an sin ni thu gu glic," Iosh. l. 8.

*Ann an leughadh an fhocail, mar 'eil thu 'ga thuigsinn.*

" Doirtidh mi mach mo spiorad dhuibh, ni mi aithnichte mo bhriathra dhuibh, Gna. fhoc. i. 23.

" Tha e toirt géire dhoibhsan a ta baoghalta, agus eòlais agus céill do'n òganach, i. 4.

" Tha àithne an Tighearna glan, a' soillseachadh nan sùil, Salm xix. 8.

*Mar urradh dhuit còmhradh, na co'labhairt a dheanamh.*

An uair nach urradh dhuit co'labhairt a dheanamh, chum oileanachaidh, ach a mhothaicheas tu do chridhe air a dhùnadh suas, co'chuir, " An ti a chreideas annamsa, sruthaidh as a bhroinn aibhnichean a dh'uisge beò, Eoin vii. 38.

" Bheir beul an fhìrein amach gliocas, Gna. fhoc. x. 31.

" Do thoradh a bhéil sàsuichear duine le maith, xii. 14.

" Bithidh teanga an duine mhanntaich ealamh chum labhairt gu soilleir," Isa. xxxii. 4.

N' uair bhios tu maille ri muinntir Dhé, chum gu'm faigh thu maith uatha, agus gu'n dean thu maith dhoibhsan, co'chuir, " Esan a ghluaiseas maille ri daoine glic, *bithidh e glic*, Gna· fhoc. xii. 20. Bithidh a thoradh air son bìdh, agus a dhuille air son leighis, Esec. xlvii. 12.

Ma mhothaicheas tu d' anam am feum air gliocas, cum cuideachd ri pobull Dé, muinntir is iad, a mhàin. an sluagh glic; agus an sin, bithidh agad fior gheallanna Dhé, gu'm bi thu glic. Ma tha ciocras ort an déigh maith, rach a dh'ionnsuidh nam fìrean, agus bithidh tu air do shàsuchadh le nithibh maith.

Ma tha thu 'g a d' fhaireachadh féin marbh, co'-chuir, " A mach as sruthaidh aibhnichean a dh' *uisge beò*," chum do bheothachadh. Ma tha d' anam fann, no tinn, co'chuir, " Bithidh a thoradh air son bìdh, agus a dhuille air son leighis. Thugadh am maith so uile, a fhuair thu tre'n co'chomunn-san, ort aoibhneas a dheanamh annta; agus thoir an aire nach tréig thu co-chomunn nan naoimh.

*'N uair tha thu dol gu co'chruinneachadh, chum co'-pàirteachaidh anns na h-òrduighibh.*

" Anns gach àite 'san toir mise fàinear gu'n cuimhnichear m'ainm, thig mi a' d' ionnsuidh agus beannuichidh mi thu," Ecsod. xx. 24. Ma tha thu ag iarruidh an Tighearna, no 'bheannuchadh, rach a dh'ionnsuidh a thigh, agus gheibh thu e, " Sàsuichear iad gu mòr le saill do thighe, agus as abhainn do shòlasan, bheir thu orra òl; oir agadsa tha tobair na beatha, agus ann do shŏlus-sa chì sinne sŏlus," Salm xxxvi. 8. 9. Sàsuichear sinne le maitheas do thighe, eadhon do theampuill naomha, Salm lxv. 4.

" Is grian, agus sgiath an Tighearna Dia, agus bheir an Tighearna gràs agus glòir; cha chum e maith air bith uathasan a ghluaiseas gu h-ionraic, Salm lxxxiv. 11. " Iadsan a shuidhichear ann an tigh an Tighearna, ann an cùirtibh ar Dé-ne thig iad fuidh bhlàth," xcii. 13..14. " Beannuichidh an Tighearn thu a Sion," Salm cxxviii. 5. " Anns a' bheinn so ni an Tighearna do na h-uile chinneachaibh, cuirm do nithibh blasda, cuirm do fhìon-aosda, do nithibh blasda làn do smior, do fhìon aosda air a dheadh-tharruing." Isa. xxv. 6. Air an aobhar sin, an uair a ta 'òrduighean air an truailleadh leinnleachdaibh dhaoine, an sin feudaidh tu a thagradh mu'n ghealladh so; gu'n tabhair e dhuinn *fìon air a dheadh-tharruing*

*agus air a ghlanadh*, eadhon 'òrduighean a's ro ghloine, gu ro shòlasach d' ar n-anama, mar a ta fìon.

Agus an uair nach 'eil ach beag altruim, a thaobh anfhainneachd an gibhte, tagair e le so; gu'n gheall e *cuirm do nithibh reamhar làn do smior*, a dheanamh dhuinn: oir tha mi deanamh dheth gu bheil an gealladh so do na h-eagluisibh an deigh Chriosd.

" Agus sgriosaidh e air a' bheinn so, an còmhdach a chòmhdaich aghaidh nan uile shluagh, agus an sgàile bha air a sgaoileadh thar na h-uile chinnich."

Do pheacanna a ta ro làidir air do shon, thoir a dh'ionnsuidh an Tighearn iad 'na òrduighibh, agus ni esan an sgrios; ged robh thu air do chòmhdachadh leò, agus iad air an sgaoileadh mar sgàile ort, gidheadh creid 'na gheallaibh-sa, agus bithidh na h-uile nithe air an deanamh comasach dhuit.

" Ni mi aoibhneach iad a'm' thigh-ùrnuigh; bithidh an iobairtean air an gabhail gu taitneach air m' altair," Isa. lvi. 7. Bheir Dia araon doibh agus gabhaidh uatha, an iobairtean, mar nì taitneach leis, " Creidibh 'fhàidhean, agus soirbhichidh sibh," 2 Eachd. xx. 20.

" Eisdidh duine glic agus meudaichidh e foghlum, agus sealbhaichidh duine tuigseach comhairlean glic," Gna. fhoc. i. 5.

" Eisd, agus gabh m'fhocail; agus bithidh bliadhnachan do bheatha lionmhor. 'N uair dh'imicheas tu cha teannaichear do cheumana; agus an uair a ruitheas thu, cha tuit," Gna. fhoc. iv. 10. 12. Dhuibhse 'ta 'g éisdeachd bithidh tuilleadh air a thabhairt," Marc iv. 24.

" Aomaibh 'ur cluasan, agus thigibh do m'ionnsuidh-sa; éisdibh agus bithidh 'ur n-anam beò; agus ni mi ribh coimhcheangal siorruidh; eadhon trocairean cinnteach Dhaibhidh; coi'lionaidh m' fhocal-sa an nì a's àill leam; agus bheir e gu buil an ni mu'n do

chuir mi a mach e. Uime sin le aoibhneas theid sibh a mach, agus le sìth stiùirear sibh air 'ur n-aghaidh; tògaidh na sléibhtean agus na cnuic àrd-iolach romhaibh; agus buailidh uile chraobhan na machrach am basa An àit' an droigheann fàsaidh an giuthas, agus an àit' an drise fàsaidh am miortal," Isa. lv. 3. 11.—13.

An neart so bithidh aig an fhocal ann-ad chridhe, chum gràis a shuidheachadh, agus peacadh a mhilleadh.

"Pillidh iadsan a ta chòmhnuidh fuidh a sgàile: mar an t-arbhar bithidh iad air an ath-bheothachadh; agus fàsaidh iad mar an fhionan: bithidh a bholadh mar fhion Lebanoin," Hos. xiv. 7.

Ma tha thu air son pìlltinn, co'chuir, "Pillidh iad." Ma tha thu air seargadh, co'chuir, "mar an t-arbhar bithidh iad air an ath-bheothachadh." Ma tha thu 'g iarruidh soirbheachaidh ann an gràs, co'-chuir, "fàsaidh iad mar an fhionan." Ma's àill leat a bhi do dheadh bholadh, anns gach uil' àit, co'chuir, "bithidh a bholadh mar fhion Lebanoin."

Air fhaicinn duinn gu bheil na nithe maith so uile, a' sruthadh o òrduighibh neartmhor an Tighearna, na leagamaid fois da gus an suidhich e na tròcairean so oirnne. 'N uair labhras am ministeir am beannuchadh, co'chuir an gealladh so, "Beannuichidh mis' thu," Air. vi. 27.

*Am bheil thu air son orduighean Dé, maille ri 'beannuchadh orra, a mhealtuinn*

"Sàsuichidh mi anam nan sagart le nithibh blasda, agus bithidh mo shluagh air an sàsuchadh le mo mhaitheas, deir an Tighearna," Ier. xxxi. 14.

"Bheir mi dhuibh aodhairean a réir mo chridhe féin, agus beathaichidh iad sibh le eòlas agus le tuigse," Ier. iii. 15.

"Agus ni mi iadsan agus na h-ionada timchioll mo shléibh 'nam beannuchadh; agus bheir mi air an fhrois teachd a nuas 'na h-àm: bithidh frasan do bheannuchdaibh ann. Agus bheir craobh na machrach seachad a toradh, agus bheir an talamh seachad a chinneas," Esec. xxxiv. 26. 27.

Tha na geallanna so araon air son an aodhaire, agus air son an t-sluaigh; bithidh an t-aodhaire comasach teagasg *le eòlas agus le tuigse;* bithidh 'anam lionte le *saill;* bithidh a theagasg mar *fhras do bheannuchadh*, ann an àm iomchuidh, a ni an sluagh gu léir siolmhor.

Feumaidh an sluagh na geallanna so a chleachdadh, chum gu'n d'thugadh Dia dhoibh luchd teagaisg comasach; agus gu'm faigh iad am ministrealachd air a beannuchadh dhoibh, a reir nan geallanna so: chum gu'm bi iad air am beathachadh le eòlas agus tuigse, agus air an sàsuchadh le maitheas; agus a chum gu'm bi an teagasg 'nam frasaibh do bheannuchdaibh an àm iomchuidh, gu'n deanamh siolmhor, mar a ta e air a ghealltuinn gu'n tabhair na *craobhan seachad an toradh.* Cia mòr a ta orduighean Dé r' an iarruidh, leis am bheil e a' cur uiread do bheannuchdaibh a dh'ionnsuidh a shluaigh!

*Ma tha thu a' mealtuinn gràis, no meadhona gràis, agus gu bheil eagal ort gu'n caill thu iad.*

"Air a ghlòir uile bithidh còmhdach. Bithidh bùth air son sgàile o'n teas anns an là, agus air son dìdein, agus air son ionad-fasgaidh o'n doininn agus o'n uisge, Isa. iv. 5. 6.

"Tha mise an Tighearna 'ga choimhead, uisgicheam e gach tiota; chum's nach dochainn aon neach e, coimhdididh mi e a là agus a dh'oidhche, Isa. xxvii. 3.

" Bithidh daingnichean 'nan creag nan dìdean da; bheirear aran da, mairidh uisge gu cinnteach aige," Isa. xxxiii. 16.

Am bheil gràs glòrmhor air bith, no meadhona gràis agad? Armaich thu féin le cumhachd Dhé, 'na gheallaibh; oir gnàthaichidh an diabhol 'uile neart agus innleachda chum an cumail uait. Am bheil ministeir glòrmhor, agus reachd fìor-ghlan agad? Am bheil gràsan glòrmhor a tòiseachadh air éiridh suas a'd' chridhe, agus nach léir dhuit meadhona air bith a ni 'n dion? Co'chuir, " Air d'uile ghlòir bithidh esan *'na dhion*; bithidh *daingnichean nan creag 'nan dìdean da.*"

Am bheil thu faicinn cridhe peacach annad féin, no boile nan aingidh, le 'm bheil eagal ort gu'n caill thu iad? Co'chuir, " Bithidh bùth air son sgàile o'n teas anns an là." Am bheil an diabhol a' togail suas doininn, no géur-leanmhuinn on taobh am muigh? Co'chuir, " Bithidh an *sgàile* air son *didein*, agus air son *ionad-fasgaidh* o'n doininn agus o'n uisge."

Am bheil eagal ort a thaobh innleachda do naimhde; gu'n tig iad, gun fhios duit, an uair nach smuainich thu orra, agus gu'n goid iad uait do bheannuchadh? Co'chuir, " Mise an Tighearna, coimhididh e *a là agus a dh'oidhche.*" Ma tha eagal ort nach mair Dia mar so dhuit, co'chuir, " Uisgicheam e *gach tiota*," cha bhi mionaid nach bi esan a' cur ris, agus 'ga altrum, " bheirear aran da, agus mairidh uisge gu cinnteach aige."

*Ma tha thu air d'fhògradh o òrduighibh Dhé, agus iarrtas agad air pìlltinn.*

" Pillidh saor-dhaoine an Tighearna, agus thig iad gu Sion le caithream, agus aoibhneas sìorruidh air an cinn: gheibh iad gàirdeachas agus aoibhneas, agus teichidh bròn agus osnaich air falbh, Isa. xxxv. 10.

"Agus bheir mi sibh gu Sion, Ier. iii. 14. Ma dh'fhògradh *neach* agad gus an àit' a's iomallaiche do nèamh, as sin crinnichidh an Tighearna do Dhia thu, agus as sin bheir e thu, Deut. xxx. 4.

" Feuch lorgaichidh mise, eadhon mise, mo chaoirich, agus iarruidh mi mach iad. Amhuil a lorgaicheas aodhaire mach a threud, anns an là bhios e measg a chaorach a chaidh a sgapadh ; mar sin iarruidh mise mo chaoirich féin, agus saoraidh mi iad as na h-uile àite gus an robh iad air an sgànradh, anns an là neulach agus dhòrcha. Agus bheir mi mach iad o mheasg nan cinneach, agus cruinnichidh mi iad o na dùchannaibh, agus bheir mi iad gu 'm fearann féin, agus ionaltraidh mi iad air sléibhtibh Israeil, 'an cois nan aibhnichean, agus ann an uile ionadaibh àitichte na tìre. Ionaltraidh mi iad ann an innis mhaith, agus bithidh am buaile air sleibhtibh àrda Israeil : an sin luidhidh iad ann an cluain mhaith, agus ionaltraidh iad ann an innis reamhair air sléibhtibh Israeil. Beathaichidh mise mo threud, agus bheir mi orra luidheadh sios, deir an Tighearna Dia. Iarruidh mi a' chuid a chailleadh, agus bheir mi air ais a' chuid a dh'fhuadaicheadh air falbh. ceanglaidh mi suas a' chuid a bhriseadh, agus neartaichidh mi a' chuid a bha tinn, Esec. xxxiv. 11.—16.

Ma tha thu fuidh bhròn air son òrduighean Dé, co'chuir, " Cha'n e 'mhàin gu'm *pill thu gu Sion*, ach pillidh tu *le aoibhneas*, agus teichidh bròn air falbh." Mar 'eil thu ach mar aon neach am measg mhòran a ta 'ga iarruidh, agus gu bheil eagal ort gu 'm fágair thu 'nam measg, co'chuir, " gabhaidh mise sibh, aon a baile, agus dithis a teaghleach," Ier. iii. 14. Ged nach 'eil annad *ach aon a baile*, a philleas a dh'ionnsuidh an Tighearn, gidheadh bheir an Tighearn thu gu Sion, o mheasg chàich uile.

Ma tha thu air d'fhògradh fad o gach uile mheadhon, agus gu'n d' rinn Dia sin a thaobh do pheacaidh, co'-

chuir, " Ged robh thu air do thilgeadh do'n chuid a's iomallaiche do nèamh, a sin *cruinnichidh an Tighearna do Dhia thu*, agus a sin bheir e thu: saoraidh e iad o gach uile àite gus an robh iad air an sgànradh anns an là neulach agus dhorcha agus *ionaltraidh* e iad, ann an innis mhaith; agus *bheir e gu fois iad.*"

*Ma tha thu air d'fhògradh o thigh Dhé.*

" Bithidh mi dhoibh a'm' naomh ionad bheag, anns na dùchannaibh gus an tig iad, Esec. xi. 16. Mar bhuaichaille beathaichidh e 'threud; le 'ghairdean cuairtichidh e na h-uain, agus giùlainidh e iad 'na uchd; iomainidh e gu sèimh an spréidh a tha trom le àl,' Isa. xl. 11.

'Na d'fhògradh, aig na h-àmaibh sin anns am b' àbhaist do d' anam a bhi air ùireachadh ann an tigh an Tighearna air an t-sàbaid, agus aig àmaibh eile, anns am mothaich thu d'fheum air dion, no altrum, co'chuir, " *Bithidh mi a'm' naomh ionad dhoibh.* Mar bhuaichaille, *beathaichidh e 'threud.*"

Ma mhothaicheas tu thu féin anfhann 'san àm so, co'chuir, " Le 'ghàirdean *cuairtichidh e na h-uain*, agus *giùlainidh* e iad 'na uchd; agus stùiridh e iadsan a tha trom le àl." Cha tilg iadsan an àl, a ta air an ceangal suas ann an uchd Dhé; agus cha bhi eagal orrasan a ta air an stiùireadh leis. Air an aobhar sin, ge b'e air bith co anfhann agus a bhitheas sinn, annainn féin, gidheadh an so tha ar comhfhurtachd,—tha sinn tearuinte ann ar Dia. O mhuinntir shona, air bhur tearnadh leis an Tighearna!

*An uair a ta aodhairean aingidh os ar ceann.*

" Mar so deir an Tighearna Dia, feuch tha mise an aghaidh nan aodhairean, agus iarruidh mi mo

threud air an làimh, agus bheir mi orra sgur do bhiathadh an treud. Ni mò bheathaicheas na h-aodhairean iad féin tuille; oir saoraidh mise mo threud as am beul, a chum nach bi iad dhoibh 'nam biadh. A chion gu'n do thulg sibh le taobh agus le slinnean, agus gu'n d'rinn sibh an t-euslan uile phurradh le 'r n-adhaircaibh, gus an do sgainnir sibh iad o cheile: uime sin tearnaidh mise mo threud, agus cha bhi iad ni's mo 'nan creich; agus cuiridh mise cosgadh air droch bheathaichibh an fhearainn," Esec. xxxiv. 10, 21. 22. 25.

An uair a ta na h-aodhairean 'g am beathachadh féin, agus ullamh chum sinne chreach, co'chuir, "Ni mò bheathaicheas na h-aodhairean iad féin tuille; *saoraidh mise mo threud* as am beul; agus cha bhi iad ni's mò 'nan creich."

"An uair, trìd am mòrachdsan agus ar n-anfhainneachd féin, a ni iad ar purradh le 'n adharcaibh air chor agus gu bheil sinn air ar sgapadh, araon an t-aodhaire o'n t-sluagh, agus an sluagh o chach a cheile, co'chuir, "Cuidichidh mise mo chaoirich; agus cha bhi iad ni 's mò air am milleadh: cuiridh mise cosgadh air droch bheathaichibh an fhearainn."

*An uair a ta thu air teachd gu mòr thruaighe trìd aodhairean aingidh.*

"Iarruidh mi a' chuid a chailleadh agus bheir mi air ais a' chuid a dh'fhuadaicheadh air falbh; agus ceanglaidh mi suas a' chuid a bhriseadh; agus neartaichidh mi a' chuid a bha tinn, Esec. xxxiv. 16. Ged bheir an Tighearna aran airce, agus uisge àmhghair, gidheadh cha bhi do luchd-teagaisg air am fògradh fad as; ach bithidh do shùilean a' faicinn do luchd-teagaisg, Isa. xxx. 20.

An uair a ta thu, trìd aodhairean aingidh, air teachd gu leithid a staid, 's gu bheil thu a dh'eas-

bhuidh Dhé agus maitheis; agus air d'fhuadachadh air falbh o gach aon nì a dh'fheudadh do chuideachadh, co'chuir, "*Iarruidh mi* an nì sin a *chailleadh*, agus *bheir mi air ais* a' chuid a dh'*fhuadaicheadh air falbh.*"

An uair a ta thu eadhon air do bhriseadh le truaigh, agus air fàs ro anfhann, co'chuir, "*ceanglaidh mi* suas a' chuid a bhriseadh, agus *neartaichidh* mi a' chuid a' bha tinn."

An uair is éigin do d' luchd-teagaisg, d' am bu chòir do chuideachadh anns an staid so, teicheadh air falbh, agus am folach féin, air eagal nan aodhairean aingidh, co'chuir, "Cha bhi do luchd-teagaisg air am *fògradh fad as;* ach bithidh do shùilean a' faicinn do luchd-teagaisg."

*An uair a thòisicheas tu ri trosgadh.*

Ma ni thu trosgadh ann an uaignidheas, bheir d' Athair a chì 'an uaignidheas duais dhuit gu follaiseach, Mat. vi. 18.

"Dlùthaichibh ri Dia agus dlùthaichidh e ribh. Irioslaichibh sibh féin am fianuis an Tighearna, agus àrdaichidh e sibh," Seum. iv. 8. 10.

## CAIB. IX.

### MU GHEUR-LEANMHUINN.

*Gach neach a chaitheas beatha dhiadhaidh, 's éigin da geur-leanmhuinn fhulang; uime sin neartaich thu féin leis na geallaibh so.*

*Ma nithear fanoid ort air son deadh-dheanadais.*

"Ma mhaslaichear sibh air son ainm Chriosd, is sona sibh; oir a ta spiorad na glòire agus Dhé a' gabhail còmhnuidh oirbh," 1 Pead. iv. 14.

"Is beannuichte bhitheas sibh an uair bheir daoine anacainnt dhuibh, agus a ni iad geur-leanmhuinn oirbh, agus a labhras iad gach uile dhroch fhocal ribh gu breugach air mo sgàth-sa. Deanaibh gàirdeachas agus bithibh ro shubhach, oir is mòr bhur duais air nèamh; oir mar sin rinn iad geur-leanmhuinn air na faidhibh a bha roimhibh," Mat. v. 11. 12.

*An uair a nithear geur-leanmhuinn ort air dhòigh air bith eile, eadhon a chum bàis.*

"An ti a chailleas 'anam air mo shon-sa, gheibh se e, Mat. x. 39. Is beannuicht' an dream a ta fulang geur-leanmhuinn air son na còrach; oir is leò-san rioghachd nèimh, Mat.' v. 10.

'N uair chailleas tu beannuchadh talmhaidh air bith air sgàth Dhé, co'chuir, "Ge b'e neach a thréig tighean, no bràithrean, no peathraichean, no athair no màthair, no bean phòsda, no clànn, no fearann, air sgàth m' ainm-sa, *gheibh e a' cheud uiread*, agus a' *bheathà mhaireanneach mar oighreachd*," Mat.xix.29.

'S e so an t-ocar (agus gidheadh laghail) is mò a t' ann,—dealuchadh ri aon bheannuchadh o'n leth am muigh, agus ceud eile fhaotainn air a' shon, beatha thruagh a chall, agus beatha shiorruidh a mhealltuinn —fulang air son ùine ghoirid, agus duais mhòr a bhi againn 'an nèamh—a bhi air ar *masluchadh*, agus spiorad na glòire ghabhail fois oirnn. Uime sin, 'n uair nithear tàir ort, co'chuir, "Is beannuichte 'ta mi; ormsa tha spiorad na glòire a' gabhail fois, agus air an aobhar sin cha'n urradh dhoibh mo dheanamh gràineil."

Am bheil thu air do gheur-leanmhuinn? Co'chuir, "Is leo-san rioghachd nèimh; is mòr bhur duais ann an neamh"

Am bheil iad a' buntuinn d' anma uait? Co'chuir, "An ti a chailleas 'anam air mo shonsa *ghéibh se e*."

Am bheil iad a' toirt beannuchadh talmhaidh air bith uait? "Gheibh thu a cheud uiread aig an àm so." Uime sin ma bheir an t-ocar-fhear seachad airgiod gu toileach air choingheal, an dòchas fhaotainn ach ochd anns a cheud; gabh nàire dhiot fein, nach d' thugadh tusa eadhon aon air son ceud, ged tha agad gealladh an Ti sin nach fàilnich coi'lionadh gu siorruidh.

*Ann an co'pairteachadh maille ri muinntir Dhé 'am fulangus, a chum gu'm bi thu ann ad cho-pairt'ear mar an ceudna 'nan comhfhurtachdaibh.*

"Mar a ta sibh 'n 'ur luchd co'pàirt do na fulangasaibh; mar an ceudna, bithidh sibh do'n chomhfhurtachd," 2 Cor. i. 7.

*An uair a ta thu air do ghairm a mach a dhion na firinn.*

"An uair a bheir iad an làimh sibh, na biodh e 'na ro-chàs oirbh cionnas, no ciod a labhras sibh; oir bheirear dhuibh 'san uair sin fein an nì a labhras sibh. Mat. x 19. "Bheir mise dhuibh beul agus gliocas, nach bi bhur naimhdean uile comasach air labhairt, no cur 'na aghaidh, Luc. xxi 15. Ge b'e dh'aidicheas mise am fianuis dhaoine, aidichidh mise esan mar an ceudna am fianuis m' Athar a ta air nèamh, Mat. x. 32.

An uair a ta eagal ort nach urradh dhuit labhairt ann an dion na firinn, co'chuir, "Bheirear dhuit," ged nach robh e agad roimhe, "'san uair sin fein an nì a labhras tu."

Ma tha eagal ort a thaobh eòlais do naimhde, agus a d' aineolas fein, co'chuir, "Bheir mise dhuit, cha 'n e 'mhàin beul, ach mar an ceudna *gliocas*, an aghaidh nach urradh neach air bith labhairt." Ma tha

thu dh'easbhuidh misnich, thugadh so dànachd dhuit, "aidichidh Criosd thu am fianuis 'Athar."

*Na 'm b'aill leat toradh a thoirt amach 'an aimsir air son gach staid, agus air son gach dleasnas.*

"Bithidh tu mar chraobh a bheir a mach toradh 'na h-aimsir, Salm i. 3. Bheir e a mach toradh a reir a mhiosan," Esec. xlvii. 12

Ma tha thu gu labhairt, no ùrnuigh, no dleasnas air bith eile choi'lionadh, a chum gu'n dean thu gu h-àmail e, agus gu'm bi focail agus smuaintean iomchuidh agad, co'chuir, "Bheir thu mach toradh 'an aimsir." Mar so anns gach staid, ann an soirbheas, no ann an doirbheas, chum gu'n tabhair thu mach a thoradh, co'chuir, "Bheir iad a mach toradh a réir am miosan,".

## CAIB. X.

### GEALLANNA

### MU THIMCHIOLL NITHE TALMHAIDH,

*A chionn gu'r iad clann is ro òirdhearc, tòisichidh mi leo-san.*

---

*Ma tha clann agad.*

"Làidir anns an tìr, bithidh a shliochd: beannuichear ginealach nam fìrean, Salm cxii. 2.

"Beannuichidh e toradh do bhronn, Deut. viii. 13.

"Daingnichidh mi mo choimh-cheangal eadar mis agus thusa, agus do shliochd a'd' dhéigh, 'n an gin-

ealachaibh, mar choimhcheangal siorruidh, gu bhi am' Dhia dhuitse, agus do d' shliochd a'd' dhéigh, Gen. xvii. 7.

" Doirtidh mi mach mo spiorad air do shliochd, agus mo bheannachd air do ghineil; agus fàsaidh iad suas *mar* anns an fheur, mar gheugaibh seilich ri taobh nan sruth-chlaisean, Isa. xliv. 3. 4.

Mà tha thu 'g iarruidh gràis, agus beannachd Dhé air son do chloinne, co'chuir, "Doirtidh mi mach *mo spiorad agus mo bheannachd* air do shliochd."

Ma tha thu iarrtach air iad fàs suas ann, co'chuir, " Fàsaidh iad suas *mar* anns an fheur, agus mar gheugaibh seilich ri taobh nan sruth-chlaisean."

Ma tha thu air son iad a bhi 'n coimhcheangal maille riut féin, do Dhia gu bhi na Dhia dhoibhse, co'chuir, " Ni mi coimhcheangal siorruidh riut, gu bhi a'm' Dhia dhuit, agus do d' shliochd a'd' dhéigh." Am bheil thu 'g iarruidh nithe an leth am muigh air an son? Co'chuir, " bithidh a shliochd làidir anns an tìr."

*Ma tha thu a dh'easbhuidh cloinne.*

" Bithidh tu beannuichte os ceann gach sluagh; cha bhi firionnach no bainionnach neo-thorradh 'n 'ur measg, Deut. vii. 14.

" Ni an Tighearna saibhir thu ann an toradh do chuirp, Deut. xxviii. 11.

" Bithidh do bhean mar fhionan tharbhach ri taobh do thighe, do chlann mar òg chroinn-ola mu thimchioll do bhuird. Feuch, mar so beannuichear an duine air am bi eagal an Tighearn; seadh, chì thu clann do chloinne," Salm cxxviii. 3. 4. 6.

Ma tha thu air fàs torrach, co'chuir an gealladh so air son a chumail, " *Cha tilg nì sam bith 'àl, ni mò bhios e seasg a'd' thìr*", Ecsod. xxiii. 26.

Tha 'n gealladh so, agus gach uile ghealladh eile mu nithibh talmhaidh, gu bhi air an co'chur co fhad agus a ta e maith air ar son: na bitheamaid an teagamh mu'n timchioll.

*Ma dh'àicheadhas an Tighearna clann dhuit.*

"Dhoibh sin bheir mi ann am thigh, agus an taobh a stigh do m' bhallachan, àit' agus ainm ni's fearr na ainm mhac agus nighean: ainm siorruidh bheir mi dhoibh nach gearrar as," Isa. lvi. 5

*Ma tha thu air son feum sòlasach agus naomh fhaotainn de d' aite-còmhnuidh.*

"Aithnichidh tu gu'm bi do phàilliun ann an sìth, agus amhaircidh tu air d' àite-còmhnuidh, agus cha dean thu gu h-olc, Iob v. 24.

"Cha'n éirich olc air bith dhuit, agus cha tig plàigh am fagus do d' fhàrdaich, Salm xci. 10. Thig pàilliun nan ionraic fuidh bhlàth, Gna. fhoc. xiv. 11. Seasaidh tigh nam fìrean," xii. 7.

Ma's e d' iarrtas soirbheachadh ann do thigh, co'chuir, "*Bithidh sìth ann do thigh;* cha tig plàigh am fagus da: *thig e fuidh bhlath.*" Ma's àill leat e leantuinn mar sin, co'chuir, "*Seasaidh e.* A chum nach bi iad nan ribeadh dhuit, ach gu'm faod thu do bheannuchadh a ghnàthachadh, gu'n olc a dheanamh, co'chuir, "Amhaircidh tu air d' àite-còmhnuidh, agus cha dean gu h-olc."

*An uair is miann leat do dhol a mach agus do theachd a steach a bhi air am beannuchadh.*

"Beannuichte bithidh tu 'n uair thig thu stigh, agus beannuichte bithidh tu 'n uair a theid thu mach, Deut. xxviii. 6.

"Coimhididh an Tighearna do dhol a mach agus do theachd a steach, o'n àm so eadhon gu bràth," Salm cxxi. 8.

'N uair theid thu mach, ma's àill leat neamh agus talamh, agus gach uile chreutair bhi air am beannuchadh dhuit, agus thu bhi comasach feum spioradail a dheanamh dhiubh, co'chuir, "Beannuichte bithidh tu 'n uair *théid thu muigh*, agus 'n uair *thig thu stigh*. Coimhididh an Tighearna do dhol a mach agus do theachd a steach." Ma's miann leat e a mhairsin, co'chuir, "o'n àm so eadhon gu bràth."

*An uair a dh'itheas no mhealas tu nì air bith, chum gu'n sàsuich agus gu'm bi e air a naomhachadh.*

"Ithibh sibh ann am pailteas, agus bithidh sibh sàthach, agus cliùthaichidh ainm an Tighearna ar Dia," Ioel ii. 26. Chum gu'n toir do lòn, agus tròcairean an leth a' muigh toileachadh dhuit, agus gu'n dean iad do shàsuchadh, co'chuir, "*Ithidh tu agus bithidh tu sathach*," A chum gu'm bi an gnàthachadh air a naomhachadh dhuit, co'chuir, "*Cliùthaichidh tu an Tighearna*."

*'N uair a ghabhas tu fois 'san oidhche, &c.*

"'N uair luidheas tu sìos cha bhi eagal ort: seadh, luidhidh tu sios agus cha bhi eagal ort," Gna. fhoc. iii. 24.

"Mar an ceudna luidhidh tu sios agus cha chuir neach air bith eagal ort," Iob. xi. 19.

Ma bhios tu fuidh thrioblaid air son eagail na h-oidhche, co'chuir, "*Cha bhi eagal ort*."

Ma tha thu air do thrioblaideachadh le nì air bith a ta briseadh d'fhois, co'chuir, "Bithidh do chodal milis."

*An uair a ta thu a' cur do làimh ri obair sam bith, chum gu'm bi i air a beannuchadh dhuit.*

"Beannuichidh an Tighearn uile oibre do làmh," Deut. xxviii. 12. Ni an Tighearna do Dhia pailt thu ann an uile obair do làimhe," Deut. xxx. 9.

Beannuichidh an Tighearn, cha'n e 'mhàin cuid do d' oibre, ach d' uile oibre. Air an aobhar sin anns gach uile obair cuir suas ùrnuighean aith-ghearr air an son; agus mar so ann do dhol a mach, agus do theachd a steach, agus an àm dol gu codal ath-nuadhaich na geallanna so ort féin; 'gan co'chur le creideamh, agus 'gan iarruidh le ùrnuigh.

*Ma's miann leat do thròcairean o'n leith a' muigh, a bhi air am beannuchadh o Dhia.*

"Beannuichte bithidh toradh do chuirp, agus toradh d' fhearainn, agus toradh do spréidhe, fàs do chruidh, agus treuda do chaorach. Beannuchte bithidh do bhascaid agus do chuibhrionn," Deut. xxviii. 45.

"Beannuichidh an Tighearna mar an ceudna, toradh do bhronn, agus toradh d' fhearainn; d'arbhar, d' fhion, agus d' ola; fàs do chruidh agus treuda do chaorach. Cha bhi fiorannach no bainionnach neothorach 'n 'ur measg, no measg bhur spréidhe," Deut. vii. 13. 14.

A chum gu'm bi do mhaoin agus do thigh air am beannuchadh, co'chuir, "Beannuichte bithidh do *bhascaid* agus do *chuibhrionn*. Ma tha thu ann am fiachaibh, "co'chuir, "Bheir thu 'n iasachd do mhoran chinneach, agus cha ghabh thu 'n iasachd," Deut. xxviii. 12.

*Ma tha thu 'g iarruidh oibre do làmh a mhealtuinn*

" Togaidh iad tighean, agus gabhaidh iad còmhnuidh annta ; agus suidhichidh iad fion-liosan, agus ithidh iad d'an toradh. Cha dean iadsan togail agus neach eile àiteachadh ; cha dean iadsan suidheachadh, agus neach eile itheadh : oir mar laithean craoibhe bithidh laithean mo shluaigh-sa, agus mealaidh mo mhuinntir thaghta rè ùin' fhada obair an lamha féin. Cha shaoithrich iad gu diomhain, ni mo ghineas iad *sliochd* chum dragha, Isa. lxv. 21.—23.

" Ithidh tu toradh do làmh," Salm cxxviii. 2.

*Ma tha thu dichiollach ann do ghairm.*

" Luigheachd làimh duine iocar dha féin. Riaghlaidh làmh nan dìcheallach," Gna. fhoc. xii. 14. 24.

'N uair tha thu a' mealtainn an nì sin air son an do shaothraich thu, co'chuir, " *Ithidh tu toradh* do làmh ; *sona* bithidh tu, agus éiridh gu maith dhuit." Salm cxxviii. 2.

*An uair a chì thu daoine aingidh a' leantuinn nithenach sàsuich le tograibh neo-fhoisneach, agus a ta thu féin ag iarruidh bhi toilichte le d' staid.*

" Feuch ithidh m' òglaich-sa, ach bithidh ocras oirbhse ; feuch, òlaidh m' òglaich-sa, ach bithidh tart oirbhse ; feuch ni m' òglaich-sa gàirdeachas, ach bithidh nàire oirbhse ; feuch seinnidh m' òglaich-sa tre aoibhneas cridhe ; ach glaodhaidh sibhse tre dhoilghios cridhe, agus tre chràdh spioraid ni sibh caoineadh," Isa. lxv. 13. 14.

*Ma tha eagal ort gu'n caill thu air bhi leantuinn an Tighearna.*

" Iadsan a dh'fheitheas air an Tighearna buanmhealaidh iad an talamh, bithidh an oighreachd gu

siorruidh ; cha chuirear gu nàire iad ann an àm an uilc ; sealbhaichidh iad an talamh, agus gabhaidh iad tlachd ann am meud na sìth, Salm xxxvii. 9. 18. 19.

" Bithidh maoin agus saibhreas 'na thigh, Salm cxii. 3.

" Togair suas thu ; cuiridh tu suas òr mar dhuslach, agus òr Ophir mar chlachaibh nan sruth. Seadh, bithidh an t-Uile-chumhachdach 'na dhìdean agad, agus bithidh neart airgid agad, Iob. xxii. 23.—45.

" Is mise do dhuais ro-mhòir," Gen. xv. 1.

Am bheil eagal ort gu'n caill thu d'fhearann ? Co'chuir, " Mealaidh tu an talamh ; bithidh d'oighreachd gu siorruidh. Sealbhaichidh tu 'n talamh." Am bheil dream eile a' cur trioblaid ort ? Co'chuir, " Bithidh an tlachd ann am meud na sìth." Am bheil thu bochd, no 'm bheil eagal ort gu'n caill thu do mhaoin ? Co'chuir, " Bithidh *maoin* agus *saibhreas* 'na thigh." Am bheil thu air do chlaoidh leis an aingidh ? Co'chuir, " Bithidh an t-Uile-chumhachdach 'na dhìdean agad."

*An uair a chailleas tu tròcairean le peacadh, agus a b'aill leat am faghail air an ais.*

" Bithidh na h-urlair bhualaidh làn do chruineachd, agus cuiridh na dabhacha thairis le fion agus le ola : agus aisigidh mise dhuibh na bliadhnachan a dh'ith an lòcust, a' chnàmh-bhéist, an cater-pileir, a' phailmchnuimh ; agus ithidh sibh ann am pailteas, agus bithidh sibh sàthach, agus cliùthaichidh sibh ainm an Tighearna, Ioel ii. 24.—26.

" Bheir mi ort fàs lionmhor os ceann d'aithreacha," Deut. xxx. 5.

*Ma tha eagal ort gu'n caill thu do dheadh ainm.*

" O sgiursadh na teanga foluichear thu, Iob. v. 21. Togaidh tu suas do ghnùis gun smal, Salm xi. 15.

"Bheir e mach d'fhìreantachd mar an sŏlus, agus do bhreitheanas mar am mesdhon-là, Salm xxxvii. 6. Bithidh cuimhne an fhìrean beannuichte," Gna. fhoc. x. 7.

"Am bheil eagal ort gu'n tabhair na h-aingidh air falbh do dheadh ainm? Co'chuir, "*O sgiùrsadh na teanga* foluichear thu." Am bheil iad a' tilgeadh maslaidh ort? Co'chuir, "Togaidh tu suas do ghnùis gun smal." Am bheil iad ag iarruidh sŏlus do bheatha naomh a dhorchachadh? Co'chuir, "Bheir e mach d'fhìreantachd mar an *sŏlus*, agus do bhreitheanas mar am meadhon-là."

*Ma tha 'n saoghal a' toirt fuaith dhuit, &c.*

"Bithidh sibh 'n 'ur n' ionmhas sònruichte do Dhia os ceann nan uile shluagh, Ecsod. xix. 5. Dhoibh-san a bheir urram dhomhsa, bheir mise urram, deir an Tighearna, 1 Sam. ii. 30. Ardaichidh mi e, a chionn gu'r aithne dha m'ainm, Salm xci. 14. Mairidh 'adharc le urram," Salm cxii 9.

"Ma ni neach air bith seirbhis dhomhsa, bheir m'Athair onair dha, Eoin xii. 26. Faigh tuigse, àr-daich i, agus cuiridh i suas thu: bheir i gu urram thu 'n uair a ghabhas tu a'd' ghlacaibh i: bheir i do d' cheann coron maise, crùn glòire bheir i seachad duit," Gna. fhoc. iv. 7. 8. 9

'N uair mheasas an saoghal thu mar shalcharachd an t-saoghail, suarrach, gun fhiach, co'chuir, "Bithidh sibh 'n 'ur n' ionmhas sònruichte do Dhia os ceann nan uile shluagh.

Am bheil an saoghal 'ga d' ìsleachadh? Co'chuir, "Ni an Tighearna *d' arduchadh*, bheir an t-Athair *onair* dha."

*'N uair bhios tu ann an uireasbhuidh air bith air son an anma, no air son a' chuirp.*

" Cha bhi dì air a luchd-eagail-san, Bithidh easbhuidh air na leòmhanaibh òga, agus bithidh ocras orra, ach orrasan a dh'iarras an Tighearna cha bhi maith air bith a dhìth," Salm xxxiv. 9. 10.

" Cha chum e maith air bith uathasan a ghluaiseas gu h-ionraic, lxxxiv. 11. Iarruibhse air tùs, rioghachd Dhé, agus 'fhìreantachd-sa, agus cuirear na h-uile nithe ribh, Mat vi. 33.

Am bheil thu fuidh thrioblaid le cùramaibh iomagunach ma thimchioll nithe an leith am muigh ? Co'-chuir, " Iarr rioghachd nèimh, agus 'fhìreantachd-san agus bithidh na h-uile nithe eile air an tilgeadh ort."

Am bheil eagal ort gu'm bi thu air do dhìtheachadh le uireasbhuidh ? Co'chuir, " Orrasan a dh'iarras an Tighearna cha bhi aon ni maith a dhìth," " cha chum e aon nì maith uatha-san a ghluaiseas gu h-ionraic."

*Ann an tabhartas fialaidh.*

" Nithear an t-anam fial sultmhor, agus an ti a dh'uisgicheas, uisgichear mar an ceudna e féin," Gna.-fhoc. xi. 25.

" An ti a ghabhas truas do'n bhochd, bheir e air iasachd do'n Tighearna: agus an nì a bheir e uaith, iocaidh e dha a rìs, Gna. fhoc. xix. 17.

" Tabhair do dhéirc am foluch, agus bheir d'Athair a chì am foluch duais dhuit os àird, Mat. vi. 4. Esan a chuireas gu pailt buanidh e gu pailt. An ti a bheir siol do'n fhear-cuir, tha e 'toirt aràn chum bìdh dhuibh a' meudachadh bhur siol a chuireadh, agus toradh bhur fireantachd, air dha bhi air a dhean-

amh saibhir anns gach uile nì chum gach uile thabhartais," 2 Cor. ix. 10. 11.

"Ma thiomaicheas d'anam ris an ocrach, agus gu'n sàsuich thu 'n t-anam leònte; an sin éiridh do shŏlus ann an doillearachd, agus bithidh do dhorchadas mar mheadhon-la: agus stiùiridh an Tighearn thu do ghnàth, agus sàsuichidh e d'anam ri àm tarta, agus ungaidh e do chnàmha, agus bithidh tu mar lios air a deadh uisgeachadh, agus mar thobair fior uisge, air nach tig fàiling uisge," Isa. lviii. 10. 11.

An uair a bheir thu seachad do phobull Dé, agus abhuineas tu gu càirdeil riu, co'chuir, "Anti a ghabhas ri fàidh 'an ainm fàidh, gheibh e *duais fàidh;* agus an ti a ghabhas ri fìrean 'an ainm fìrean, gheibh e *duais firein.* Agus ge b'e bheir cùpan a dh'uisge fuar a mhàin ri òl a dh'aon neach do'n mhuinntir bheag so, 'an ainm deisciobuil, gu deimhin a deirim ribh, *nach caill e air choir sam bith a dhuais,*" Mat. x. 41. 42.

*Ma tha eu-slaint 'n ar measg.*

"Cuiridh mi eu-slaint air falbh o'r measg," Ecsod. xxiii. 25.

"Bheir an Tighearna neart dha air leabaidh a thinneis iarganaich; a leabaidh uile, ni thusa dha 'na eu-slaint," Salm xli. 3.

"Agus bheir an Tighearna uait gach eucail, agus cha chuir e ort aon air bith do dhroch ghalaraibh na h-Eiphit," Deut. vii. 15.

Ma bhios a' phlàigh 'n ar measg, co'chuir, "Gu cinnteach saoraidh e thu o'n *phlàigh mhilltich. Cha bhi eagal ort a thaobh na plàigh* a ghluaiseas ann an dorchadas, no an *sgrios* a mhilleas mu mheadhon-là: tuitidh mìle ri d' thaobh, agus deich mìle air do làimh dheis; ach cha tig e am fagus duit." Salm. xci. 3. 6. 7.

Am bheil thu tinn? co'chuir, "Bheir an Tighearna neart dha air leabaidh a thinneis; a leabaidh uile, ni dha 'na eu-slaint."

Am bheil thu am measg mhuinntir thinn? co'chuir, " Bheir mi air falbh eu-slaint o'r measg."

Am bheil eagal ort roimh'n phlàigh? co'chuir, " Ni mise do shaoradh o'n phlàigh mhilltich."

*Ma tha eagal ort roimh 'n bhàs.*

" Siùbhlaidh e ann an sìth; gabhaidh esan fois 'na leabaidh," Isa. lvii. 2. Cha bhi eagal air neach sam bith a dhol do 'n leabuidh 'n uair bhios fhios aige gu'n gabh e fois air dha bhi sgìth; 's e 'm *fois* so is cinntiche, agus mairidh e gu siorruidh."

"An ti a thog Criosd o na mairbhaidh, beothaichidh e mar an ceudna bhur cuirp bhàsmhor-sa," Rom. viii 11. Air an aobhar sin, cha'n fheud sinn a shaoilsinn ach mar bheatha ni's fearr, air a tabhairt le spiorad Dé.

*Ma tha eagal ort gu'n gearr am bàs as thu roimh 'n am.*

" Thig thu ann an làn aois chum na h-uaighe, mar chuirear suas cruach arbhar 'na h-àm," Iob. v. 26. Aireamh do laithean coimhlionaidh mise," Ecsod. xxiii 26.

" Le saoghal fada sàsuichidh mi e, agus nochdaidh mi dha mo shlàinte, Salm xci. 16. Gleidhidh an Tighearn e, agus cumaidh e beò e: agus bithidh e beannuichte air thalamh," Salm xli. 2

Am bheil mòran naimhde agad, agus eagal ort gu'm buin iad do bheatha uait? Co'chuir, " Aireamh do laithean *coimhlionaidh mise: gleidhidh* an Tighearn e, agus *cumaidh e beò e.*"

Am bheil eagal ort, aon chuid, gu'm bi thu ro fhada beò, no gu'm bàsuich thu ro luath? Co'chuir, " Thig thu *ann an làn aois* chum na h-uaighe; mar thig cruach arbhar 'na h-àm," chum an t-sabhail.

*Ma tha eagal ort gu'n dean aon air bith do bheathaichibh na talmhainn cron ort.*

" Bithidh bhur n-eagal agus bhur fiamh-sa air uile bheathaichibh na talmhainn, agus air uile eunlaith

nan speur, air gach nì a ghluaiseas air an talamh, agus air uile iasgaibh na mara; do bhur làimh-sa tha iad uile air an tabhairt. Gen. ix. 2. Bithidh tu ann an coimhcheangal ri clachaibh na macharach, agus bithidh fiadh-bheathaiche na macharach ann an sìth riut," Iob. v. 23,

*An uair a bhios do chridhe fuidh thrioblaid, aon chuid, a thaobh an anma, n'o thaobh a' chuirp.*

" Coimhididh sìth Dhé, a ta thar gach uile thuigse bhur cridhe agus bhur n-inntinn, Phil. iv. 7 Beannuichidh an Tighearn a shluagh le sìth," Salm xxix. 11

Am bheil do chridhe fuidh thrioblaid le buaireadh Shàtain, no le eagal roimh pheacadh agus thruaighe? Co'chuir, " *Coimhididh* sìth Dhé bhur cridhe." Am bheil mòran trioblaidean agad o'n leith am muigh? Co'chuir, " *Beannuichidh* an Tighearn a shluagh le *sìth*."

*Na'm b'àill leat do rùn soirbheachadh.*

" Cuiridh tu nì romhad, agus daingnichear riut e; agus air do shlighibh dealraichidh sŏlus, Iob. xxii 28.

" Soirbhichidh leis gach nì a ni e, Salm, i. 3. Tabhair suas do shlighibh do'n Tighearn, agus earb as. agus nì se e," xxxvii. 5.

'N uair chuireas tu romhad maith a dheanamh araon do d' anam agus do d' chorp, agus gidheadh nach urradh dhuit do rùn a chur an gniomh, co'chuir, " Cuiridh tu nì romhad agus *daingnichidh* an Tighearna riut e." 'N uair tha thu a' deanamh nì air bith, co'chuir, " Soirbhichidh leis gach nì a ni e."

*An uair a ta thu air do ghairm chum oibre mhòir anns am bi agad mòran connsachaidh agus cur an aghaidh.*

" Theid an Tighearn e féin romhad; bithidh esan maille riut, cha dìbir e thu, ni mò a thréigeas e thu:

na gabh eagal, agus na biodh geilt ort, Deut. xxxi. 8. Nochdaidh an Tighearn e féin làidir, as an leth-san aig am bheil cridhe iomlan d'a thaobh, 2 Eachd. xvi. 9.

" Bheir e àithne d'a ainglibh mu d' thimchioll, chum do ghleidheadh ann do shlighibh uile: 'nan lamhaibh togaidh iad suas thu, air eagal gu'm buail thu do chos air cloich. Air an leòmhan agus air an nathar-nimhe saltraidh tu: an leòmhan òg, agus an dràgon pronnaidh tu fuidh d' chos," 2 Eachd. xci. 11.—13.

Cha 'n eil suim ciod na nithe a dh'éireas 'n ar n-aghaidh am feadh a theid an Tighearna romhainn; buailidh esan sios iad gu h-aithghearr: no ciod an neart a sheasas roimh 'n mhuinntir sin, air son an do gheall e 'neart fhoillseachadh: no cia lionmhor ar cunnartan, am feadh a ta àithne aig 'ainglibh os ar ceann chum ar gleidheadh.

*Ann an amanaibh cunnairt.*

" Cosan a naoimh gleidhidh e, 1 Sam. ii. 9. Ge b'e dh'éisdeas riumsa gabhaidh e còmhnuidh ann an tèaruinteachd, agus bithidh e saor o eagal uilc, Gna. fhoc. i. 33.

" Bithidh tu tèaruinte; oir bithidh dòchas agad; seadh, cladhaichidh tu mu d' thimchioll, agus gu tèaruinte gabhaidh tu tàmh; mar an ceudna luidhidh tu sios agus cha chuir neach air bith eagal ort, Iob xi. 18. 19. Bithidh iadsan a dh'earbas as an Tighearna mar shliabh Shioin, nach caruichear, ach a mhaireas gu siorruidh. Mar a ta na beannta mu thimchioll Ierusaleim, mar sin tha'n Tighearna mu thiomchioll a shluaigh, o'n àm so, eadhon gu siorruidh, Salm cxxv. 1. 2.

" Cha leig e le d' chois sleamhnuchadh; cha tuit clò codail air d'fhear coimhid. Feuch, cha tuit clò codail na suain air fear-coimhid Israeil; s e 'n Tigh-

earna d' fhear-coimhid: 's e 'n Tighearna do sgàile air do làimh dheis, Salm cxxi. 3.—5.

Air fhaicinn duinn, gu'r e 'n Tighearn ar fear coimhid, na biodh eagal oirnn as a' chunnart.

*'N uair tha thu ann am mòr thrioblaid, &c.*

" An uair a shiùbhlas tu trìd nan uisgeachan, bithidh mise maille riut; agus trìd nan aibhnichean, cha tig iad tharad; an uair a dh'imicheas tu tre 'n teine, cha loisgear thu, agus cha dean an lasair greim ort. Bheir mi uisgeachan anns an fhàsach, agus aibhnichean anns an dìthreabh, a chum deoch a thabhairt do m' shluagh, do mo mhuinntir thaghte," Isa. xliii. 2.20.

" Gu cinnteach ann an tuil nan uisgeach an mòra, cha tig iad am fagus da. Tha thusa a' d' ionad foluich dhomh; o theinn gleidhidh tu mi; le oranaibh saorsaidh cuairtichidh tu mi," Salm xxxii. 6. 7.

'N uair bhios tu air do chuairteachadh le mòran thrioblaidean, agus a thòisicheas tu air eagal a ghabhail, co'chuir, " Bithidh mise maille riut, cha tig iad tharad." Ann an *teine* na trioblaid, cha 'n e 'mhàin nach bi thu air do losgadh, ach cha dean an lasair *greim* ort, cha dean an trioblaid a's mò an cron a's lugha ort, oir air do Dhia a bhi maille riut, bheir e a mach thu, mar a thug e na h-Israelich tre 'n fhairge, agus an triùr chloinne a mach as an teine, gun uiread boladh an teine bhi dhiubh: mar sin cha bhi uiread boladh an uile d'a chuid-san, ach ni e an cuairteachadh le oranaibh saorsaidh.

*'N uair shaoileas tu gu'n do dhi-chuimhnicheadh thu ann an trioblaid.*

" Bithidh an Tighearna 'na dhaingneach do'n ti a shàruichear, 'na dhaingneach ann an aimsiribh teanntachd. Oir cha dhi-chuimhnichear an t-ainnis gu bràth; cha téid as do dhòchas nam bochd gu siorruidh," Salm ix. 9. 18.

" An di-chuimhnich mathair a leanamh cìche, gun iochd a dheanamh air mac a cuim? Seadh, feudaidh eadhon iadsan di-chuimhneachadh, ach cha dhi-chuimhnich mise thusa," Isa. xlix. 15.

" Cha chronuich e gu siorruidh, agus cha ghleidh e 'fhearg gu bràth, Salm ciii. 9., Cha tilg an Tighearna uaith gu bràth; ach ged bheir e aobhar bròin, gidheadh ni e iochd do réir lionmhorachd a thròcairean," Tuir. iii. 31. 32.

*An uair bhios eagal ort gu'm bàsuich thu ann an truaighe.*

" Caithidh iad an lathan ann an saibhreas, agus am bliadhna ann an subhachas," Iob xxxvi. 11.

*'N uair dh'fhàsas do bhròn ro mhòr.*

" Di-chuimhnichidh tu do thruaighe; mar uisgibh a chaidh seachad cuimhnichidh tu i, Iob xi. 16. Feuch, cha tilg Dia air falbh an duine foirfe, gus an lion se a bheul le gàire, agus a bhile le gàirdeachas, Iob viii. 20. 21. Glac misneach, agus neartaichidh esan do chridhe, Salm xxvii. 14. Ann an dorchadas éiridh sŏlus do na fìreanaibh, Salm cxii. 4. Iadsan a chuireas *siol* le deuraibh, buainidh iad le gàirdeachas. Esan a théid a mach, agus a ghuileas ag iomchair rogha sìl, gu cinnteach thig e a rìs le gàirdeachas, ag iomchair a sguaban, Salm cxxvi. 5. 6.

" Bithidh dòchas an fhìrean 'na aobhar aoibhneis, Gna. Fhoc. x. 28.

" Is beannuicht' iadsan a ta ri bròn, oir gheibh iad sòlas," Mat. v. 4.

" A nis a ta doilghios oirbh, ach chì mise a rìs sibh, agus ni bhur cridhe gàirdeachas, agus bhur gàirdeachas cha bhuin neach air bith uaibh," Eoin xvi. 22.

An do ghabh bròn freumh domhain ann do chridhe air chor agus gu bheil eagal ort nach fhaigh thu gu bràth sòlas cridhe? co'chuir, " Bheir esan *comhfhur-*

*achd* do d' chridhe." Am bheil a' leithid a chrois ort, 's gu bheil eagal ort nach di-chuimhnich thu 'm feasd i? Co'chuir, " *Di-chuimhnichidh* tu do thruaighe, mar uisgibh a théid seachad."

*Mar aithne dhuit rathad air bith a mach a truaighe air son cuirp, no anma.*

" Glaodh riumsa, agus freagraidh mi thu, agus feuchaidh mi dhuit nithe mòra agus cumhachdach, air nach 'eil thu eòlach," Ier. xxxiii. 3.

*Ma tha thu iarrtach air bhiair do shaoradh o thrioblaid.*

" Ni e na daoine sèimh sgiamhach le slàinte," no, *ni e na daoine sèimh glòrmhor le saorsadh*," Salm cxlix. 4.

" Ghlaodh na fìreana agus dh'éisd an Tighearna; agus as an teanntachdaibh gu léir shaor e iad. Is lionmhor ámhghara an fhìrein, ach asda air fad saoraidh an Tighearn e," Salm xxxiv. 17. 19.

" Is nèarachd an duine a smachdaicheas Dia; oir cràdhaidh e, agus ceanglaidh e suas; lotaidh e agus leighisidh a lamhan. Ann an sea teanntachdaibh saoraidh e thu; agus anns an t-seachdamh, cha tig olc a' d' chòir, Iob v. 17—19. Gairm orm ann an latha teanntachd, saoraidh mise thu agus bheir thusa glòir dhomhsa," Salm l. 15.

'N uair bhios tu ann am mòran thrioblaidean, agus a bhios eagal ort nach fhaigh thu am feasd a mach asda uile, co'chuir, " *Asda air fad, saoraidh an Tighearn thu*."

Ma shaor an Tighearn thu uair no dhà, agus a bhios eagal ort nach mair thu fathast mar sin; co minic agus a thuiteas tu ann an trioblaid, co'chuir, " Ann an sea teanntachdaibh *saoraidh e thu*, agus cha bhean an seachdamh riut."

*Ma tha do naimhde a' buadhachadh.*

" Cha ghabh slat nan aingidh tàmh air crannchur nam fìrean; air eagal gu'n sìneadh na fìreana an

lamha chum euceirt, Salm cxxv. 3. Gairmidh mi air an Tighearn; agus o m' naimhde saorar mi. Bithidh naimhde an Tighearn air am briseadh 'nam mìribh; fàinnichidh sùilean nan aingidh; dol as cha bhi aca; agus bithidh an dòchas mar thoirt suas an deò, Salm xviii. 3. Bheir an Tighearna fainear gu'm bi do naimhde a dh'éireas suas a' d' aghaidh, air am bualadh roimh d' ghnùis, Deut. xxviii. 7.

Am bheil thu faicinn mòran ag éiridh suas a chur trioblaid ort? Co'chuir, Bithidh do naimhde a dh'éirich suas a' d' aghaidh, air am bualadh roimh d' ghnùis." Am bheil iad an dòchas buaidh fhaghail ort? Co'chuir, " Bithidh an *dòchas mar thoirt suas an deò.*" Am bheil meadhona mora aca a thoirt orra soirbheachadh? Co'chuir, " Theid as d'an dìdean, —*dol as cha bhi aca.*" An robh thu fad air do shàruchadh leo? Co'chuir, " Cha ghabh slat nan aingidh *tamh am feasd air crannchur nam firean.* Nach léir dhuit meadhon air bith chum teichidh uatha? Abair, maille ris an fhàidh Dàibhidh, " Gairmidh mi air an Tighearn, agus *o m' naimhdibh saorar mi.*"

*A chum gu'm bi thu air do shaoradh, agus do naimhde air an cur 'an trioblaid.*

" Cuiridh an Tighearna do Dhia, na malluchdan sin uile air do naimhdibh, agus orrasan aig am bheil fuath dhuit, a rinn geur-leanmhuinn ort, Deut. xxx. 7. 'Na éiric air son an fhìrein bithidh an t-aingidh; agus air son an ionraic an duine feallltach, Gna. fhoc. xxi. 18.

*Na'm b'àill leat do naimhdean a bhi air am millcadh.*

" Iadsan a dh'fhuathaicheas thu, còmhdaichear iad le nàire, agus cha bhi pàilliun nan aingidh ann, Iob viii. 22.

" Feuch, nàraichear agus masluichear iadsan uile a bha air bhoile riut; agus bithidh iad mar neo-ni;

agus théid iadsan a ni strìgh riut am mugha: oir tha mise, an Tighearna do Dhia, 'g ad' chumail suas, air do làimh dheis: tha mi ag radh riut—*na biodh eagal ort, ni mise cobhair ort.* Buailidh tu na sléibhtean, agus pronnaidh tu gu mìn iad, agus ni thu na cnuic mar mholl, Isa. xli. 11. 13. 15. Tha na sléibhtean agus na cnuic a' ciallnchadh nan naimhdean a's mò.

"Iadsan a ni tàir ormsa, is beag am meas a bhios diùbh," 1 Sam. ii. 30.

Tha sinne gus na geallanna so a chleachdadh, do bhrìgh gu'r iadsan naimhde Dhé, agus a shoisgeil, agus ar naimhde-ne, air a sgàth-san.

*Ma tha'n t-aingidh a' cumadh uile a' d' aghaidh.*

"Tha'n t-aingidh a' cumadh uile do'n ionraic; théid an claidheamh a steach nan cridhe féin, agus brisear am bogha: Ni an Tighearna fanoid air, Salm xxxvii. 12. 15. 13.

"Feuch, cruinnichidh na naimhde gu cinnteach, iad féin a'd' aghaidh, ach cha 'n ann leamsa, co air bith a' chruinnicheas a'd' aghaidh tuitidh e air do sgàth, Isa. liv. 15.

*Ann an trioblaidibh na h-eagluis.*

"Chì thu sìth air Israel; chì thu maith Ierusaleim rè uile lathan do bheatha, Salm cxxviii. 4. 5.

Thig thu agus seinnidh tu ann an àirde Shioin, Ier. xxxi. 12.

An uair a ni thu na geallanna a chleachdadh, agus na h-uile mheadhona a gnàthachadh, agus gidheadh nach mothaich thu thu féin air do lionadh le Dia mar bu mhaith leat, an sin thoir comhfhurtachd dhuit féin leis na briathraibh so. "Fathast sealan beag, agus an uair a dhuisgeas tu, bithidh tu air do shàsuchadh *le 'chosamhlachd-sa.*" Salm xvii. 15.

*Air son leagaidh Anacriosd.*

Do bhrìgh gu bheil an t-àm a' dlùthachadh anns am bi Anacriosd air a chur bun os ceann, 's éigin

duinn sinn féin a bheothachadh suas, chum a' Tighearn a ghreasad, le ùrnuighibh dùrachdach; agus a chum ar creidimh a neartachadh, co'chuir na geallanna so.

" Agus na deich adhaircean a chunnaic thu air an fhiadh-bheathach, bheir iad sin fuath do'n t-striopach, agus ni iad fàs i, agus lomnachd. agus ithidh iad a feòil, agus loisgidh iad i le teine, Taisb. xvii. 16.

" Air an aobhar sin ann an aon là, thig a plàighean, bàs, agus bròn, agus gort, agus loisgear i gu tur le teine; oir is neartmhor an Tighearna Dia a bheir breith oirre. Agus thog aingeal treun clach mar chloich-mhuilinn mhòir, agus thilg e 'san fhairge i, ag ràdh, *Is ann mar so le neart a thilgear sios a' chathair mhòir sin Babilon, agus cha'n fhaighear i ni's mò*, Taisb. xviii. 8. 21.

*Air son gairm nan Iudhach.*

Air fhaicinn duinn gu'n do gheall an Tighearna mòran do nithibh glòrmhor do na h-Iudhaich, maille ri mòr ghràs, agus shìth, araon do na h-Iudhaich agus do na cinnich, aig àm an iompachaidh,—'n uair bhios na deich treubhan air an ath-cheangal ris na dhà—ni nach robh riamh fathast, na tugamaid fois da, gus an suidhich e suas Ierusalem mar mhormheas an t-saoghail; agus a chum ar neartachadh ann an ùrnuigh, deanamaid na geallanna so a cho'-chur, " Mar so deir an Tighearna Iehobhah, feuch, bheir mise clann Israeil o mheasg nan cinneach a dh'ionnsuidh am bheil iad ag ìmeachd, agus cruinnichidh mi iad air gach taobh, agus bheir mi iad g'an dùthaich féin: agus ni mi aon chinneach dhiubh anns an fhearann, air sleibhtibh Israeil, agus bithidh aon righ 'na righ dhoibh uile; agus cha bhi iad ni's mò 'nan dà chinneach, ni mò bhios iad air an roinn 'nan dà rioghachd tuille air aon chor, Esec. xxxvii. 21. 22.

"Anns na laithibh sin théid tigh Iudah gu tigh Israeil, agus thig iad le chéile mach as an tìr mu thuath, a chum an fhearainn a thug mise mar sheilbh d'ur n-aithrichibh, Ier. iii. 18.

"Ortsa éiridh an Tighearn, chìthear a ghlòir a' dealradh ort: agus thig cinnich a dh'ionnsuidh do shŏluis, agus righrean a dh'ionnsuidh do ghrian-éiridh; thig do mhic o chéin, agus bithidh do nigheana air an giulan air an leis: an sin chì thu, agus sruthaidh tu thairis, agus ni do chridhe plosgartaich, agus nithear farsuing e, a chionn gu'n tionndaidhear mòr shluagh na fairge thugad, agus gu'n tig feachd nan cinneach a'd' ionnsuidh. An àit' thu bhi air do thréigsinn agus air d'fhuathachadh, air chor agus nach do shiubhal neach air bith tromhad; ni mi thu a' d' òirdhearcas siorruidh, a'd' aobhar gàirdeachais feadh lìnn nan lìnn: deothailidh tu, mar an ceudna, bainne chinneach, agus cìch righrean deothailidh tu, Isa. lx. 2. 3. 4. 5. 15. 16.

"Chì na cinnich d'fhìreantachd, agus na h-uile righrean do ghlòir; agus bheirear ainm nuadh ort, a ghairmeas beul an Tighearna; bidhidh tu a'd' chrùn glòire ann an làimh an Tighearn, agus a'd' choron rioghail ann an glaic do Dhé, Isa. lxii. 2. 3.

"Togaidh iad suas na seann làraichean, agus càraichidh iad ri chéile na h-ionada sgaoilte o chian; athnuadhaichidh iad na caithriche briste, ionada fàsaichte nan iomadh lìnn; agus seasaidh coigrich suas, agus beathaichidh iad bhur treudan, agus bithidh mic nan coigreach 'nan treabhaichibh dhuibh, agus 'nan luchd saothrachaidh nam fionan; ach goirear dhibhse '*Sagartan an Tighearna*': *luchd-frithealaidh ar Dé-ne* theirear ribh: saibhreas nan cinneach ithidh sibh, agus 'nan glòir ni sibh uaill," Isa. lxi. 4—6.

"Mar so deir an Tighearna Iehobhah, feuch, togaidh mise mo làimh ris na cinnich, agus ris na sloigh cuiridh mi suas mo bhratach; agus bheir iad do mhic

'nan uchd, agus giùlainear do nigheana air an guail-nibh; agus bithidh righrean 'nan òidichibh-altruim dhuit; agus am ban-righean 'nan mathraiche-altruim dhuit; sleuchdaidh iad sios duit le 'n aghaidh ris an làr, agus imlichidh iad duslach do chos," Isa. xlix. 22. 23.

## CAIB. XI.

### GEALLANNA AIR SON CUIDEACHAIDH AN NAOIMH ANN AN AMANAIBH TRIOBLAID AGUS GEUR-LEANMHUINN.

*Gu'n do ghradhaich Dia gu saor a dhaoine taghte ann an Criosd Iosa.*

" Bithidh mi gràsmor dhàsan d'am bi mi gràsmhor, agus nochdaidh mi tròcair dhàsan d'an nochd mi tròcair," Ecsod. xxxiii. 19.

" Is mise, eadhon mise, an ti sin a dhubhas d'eu-ceartan as, air mo sgàth féin, Isa. xliii. 25.

" Dhubh mi as mar neul d'eu-ceartan." xliv. 22.

" Leighisidh mise an cul-sleamhnachadh; gràdhaichidh mi iad gu saor, Hos. xiv. 4.

*Gu'n d'thug Dia thairis Criosd a chum bàis air son a dhaoine taghte.*

" Cuiridh mi naimhdeas eadar thus' agus a' bhean, agus eadar do shiols' agus a siol-sa: bruthaidh esan do cheann, ach bruthaidh tusa a shàilsan, Gen. iii. 15.

" Lotadh e air son ar peacaidh-ne, Isa. liii. 5.

" 'N uair ni thu 'anam 'na iobairt-réitich, liii. 12.

" Bha e air àireamh am measg nan ciontach, agus ghiùlain e peacadh mhòrain.

" Tha deich agus trì fichead seachduin air an òrduchadh air do shluagh, a chriochnachadh éu-ceirt, agus a chur crìch air peacadh," Dan. ix. 24.

*Gu bheil sinn gu saor air ar fìreanachadh trìd Iosa Criosd.*

" Trìd umhlachd aon duine, nithear mòran 'nam fìreanaibh. Rom. v. 19.

Agus air am fìreanachadh gu saor le a ghràs tre 'n t-saorsadh a ta ann an Iosa Criosd.

" Le eòlas airsan ni m' òglach fìreanach, mòran fhrìeanachadh."

*Gu'n d'rinn Dia coimhcheangal r'a chlann gu bhì 'na Dhia dhoibh.*

" Agus daingnichidh mi mo choimhcheangal eadar mis' agus thusa, agus do shliochd a' d' dhéigh, 'nan ginealachaibh, mar choimhcheangal siorruidh gu bhi 'm Dhia dhuitse, agus do d' shliochd a' d' dhéigh.

" Imichidh mi 'n 'ur measg, agus bithidh mi a' m' Dhia dhuibhse, agus bithidh sibhse 'n 'ur sluagh dhomhsa, Lebh. xxvi. 12.

" Bithidh mise a' m' Dhia acasan, agus bithidh iadsan 'nan sluagh agamsa. Ier. xxxi. 33.

" Their mi riù-san, *Is tu mo shluagh*, agus their iad-san *Is tu mo Dhia*." Hos. ii. 23.

*Gu'n gairm Dia a chlann chum eòlais 'fhìrinn.*

" Teagaisgidh e do dhaoine ciùin a shlighean."

" Fior-theagaisgidh mi thu, agus nochdaidh mi dhuit an t-slighe air an tigeadh dhuit triall."

" Agus bithidh do chlann air an teagasg leis an Tighearna, Isa. liv. 13.

" Bithidh eòlas aca ormsa uile, o'n neach a's lugha gus an neach is mò dhiubh, deir an Tighearna.

" Is mis' an Tighearna do Dhia, a tha teagasg dhuit ciod a thig gu d' bhuannachd; a tha 'ga d' stiùireadh anns an t-slighe air an imich thu."

*Gu'n tabhair Dia a spiorad d'a chlann.*

" Doirtidh mi mach mo spiorad oirbh, Gna. i. 23.
" Dòirtidh mi mach uisge air an tartmhor, Isa xliv. 3.
" Cuiridh mi mo spiorad an taobh a stigh dhibh.
" Dòirtidh mi mach mo spiorad air gach uile fheòil, Ioel ii. 28.
" Dòirtidh mi air Tigh Dhàibhidh mo spiorad.
" Guidhidh mis' an t-Athair, agus bheir esan dhuibh eadhon spiorad na fìrinn," Eoin xiv. 16. 17.

*Gu'n tabhair Dia air a chlann earbs' as le creideamh.*

" Chì moran e, agus bithidh eagal orra; agus earbaidh iad as an Tighearna, Salm. xl. 3.
" Fuidh 'sgiathaibh bithidh d'earbsa.
" Mairidh am fìrean beò le creideamh.
" Cuiridh iad an dòchas ann an ainm an Tighearna.
" 'Na ainmsan bithidh muinghinn nan cinneach."

*Gu'n tabhair Dia d'a chlann cridhe iriosal agus briste.*

" Bheir mi an cridhe cloiche as am feòil, agus bheir mi dhoibh cridhe feòla, Esec. xi. 19.
" Doirtidh mi orra spiorad nan gràs, agus nan athchuingean; agus ni iad caoidh air a shon, mar a chaoidheas neach airson 'aon mhic, Sach. xii. 10.
" Bithidh gach sliabh agus cnoc air an ìsleachadh.
" Timchioll-ghearraidh an Tighearna do Dhia do chridhe, Deut. xxx. 6.

*Gu'm bi comas aig clann Dé, peacadh a chlaoidh agus buaidh a thoirt air.*

" Oir cha bhi aig a' pheacadh tighearnas oirbh; oir cha'n'eil sibh fuidh 'n lagh, ach fuidh ghràs, Rom. vi. 14.
" Crathaidh mi uisge glan oirbh, agus bithidh sibh glan o'r n-uile shalchar, Esec. xxxvi. 25.

" Còmhdaichidh e ar n-easaontais, Mic. vii. 19.

" Gach uile gheug a ta tabhairt toraidh, glanaidh e i.

*Gu'n caith clann Dé beatha naomh, agus dhiadhaidh.*

" Bithidh e cosmhuil ri craobh a bheir a mach toradh 'na h-aimsir, Salm i. 3.

" Cuiridh mi mo reachd 'nan taobh a stigh."

"Bithidh a bholadh mar fhion Lebanoin, Hos. xiv. 7.

" Air an sonsa tha mise 'g am' naomhachadh féin chum's gu'm bi iadsan, mar an ceudna, air an naomhachadh tre'n fhìrinn, Eoin xvii. 9.

" Ann an naomhachd agus ann am fìreantachd 'na làthair féin, uile laithean ar beatha, Luc. i. 75.

" Deanadh Dia na siothchaint féin naomha sibh gu h-iomlan, 1 Tes. v. 23.

" Is fìrinneach an ti sin a ta 'g ar gairm."

*Gu'n gràdhaich iad Dia.*

" Timchioll-ghearraidh an Tighearna do Dhia do chridhe, agus cridhe do shliochd, a ghràdhachadh an Tighearna do Dhia, le d' uile chridhe, agus le d'uile anam, a chum gu'm bi thu beò, Deut. xxx. 6,

*Gu'n tabhair Dia cridheachan d'a chlann a ni aoibhneas ann 'uile òrduighibh naomh.*

" Bheirear iad le aoibhneas, agus le gàirdeachas; théid iad a steach do lùchairt an Righ, Salm xlv. 15.

" Tairngidh iad uisge le aoibhneas a tobraichibh na slàinte, Isa. xii. 3.

" Agus anns a' bhéinn so ni an Tighearna do na h-uile chinneachaibh cuirm do nithibh blasda."

" Iad sin bheir mi chum mo shléibh naomha, agus ni mi aoibhneach iad a' m' thigh-ùrnuigh, Isa. lvi. 7.

" Giùlainear sibh air an leis, agus luaisgear sibh air na glùinibh, Isa. lxvi. 12.

" Mar sin bheir mise comhfhurtachd dhuibhse, agus gheibh sibh sòlas, Isa. lxvi. 13.

" An uair a chì sibh so, ni bhur cridhe gàirdeachas"

" Trosg an deicheamh *mìos*, bithidh do thigh Iudah 'na aoibhneas agus 'na ghàirdeachas, agus 'na fhéill shubhach, Sech. viii. 19.

*Gu'n tabhair Dia cridheachan d'a chlann chum seirbhis a dheanamh dha, agus eagal a ghabhail roimhe.*

" Naomhàichidh iad Ti naomh Iacoib, agus bithidh eagal orra roimh Dia Israeil, Isa. xxix. 23.

" Bheir iad seirbhis do'n Tighearna an Dia, agus do Dhaibhidh an righ, Ier. xxx. 9.

" Chum air bhi dhuinn air ar saoradh o làimh ar naimhde, gu'n deanamaid seirbhis dha as eugmhais eagail, Luc. i. 74.

*Gu'n tabhair Dia cridheachan d'a chlann, a chum a shireadh le ùrnuigh.*

"Gairmidh e orm, agus éisdidh mi ris, Salm xci. 15.

" An sin gairmidh sibh orm, agus théid sibh agus ni sibh ùrnuigh rium; agus éisdidh mise ribh."

" Agus iarraidh sibh mi, agus gheibh sibh mi; rannsuichibh air mo shon le'r n-uile chridhe."

" Dòirtidh mi air tigh Dhaibhidh, agus air luchd-àiteachaidh Ierusaleim, spiorad nan gràs, agus nan athchuingean, Sach. xii. 10.

*Gu'n éisd Dia ri ùrnuighibh a chloinne.*

" Gairm orm ann an latha teanntachd; agus saoraidh mise thu, Salm l. 15.

" Gairmidh e orm; agus éisdidh mi ris, Salm xci. 15.

" Eisdidh e ri 'n glaodh; agus saoraidh e iad."

" Gairmidh tu agus freagraidh an Tighearna."

" Mu'n gairm iad freagraidh mise; agus am feadh a bhios iad fòs a' labhairt, éisdidh mi, Isa. lxv. 24.

" Iarruidh sibh mi agus gheibh sibh mi; bithidh mise air m' fhaotuinn leibh 'n uair rannsaicheas sibh air mo shon, Ier. xxix. 13. 14.

" Iarruidh sibh gach ni a's àill leibh; agus nithear dhuibh e, Eoin xv. 7.

" Iarruibh, agus bheirear dhuibh: siribh, agus gheibh sibh, Mat. vii. 7.

" Ge b' iad air bith nithe a dh'iarras sibh ann bhur n-ùrnuigh, ma chreideas sibh, gheibh sibh iad."

*Chum gu 'm buanaich sinn ann an gràs.*

" 'N an seann aois, bheir iad amach toradh."

" Cha chaill e a dhuille, Salm i. 3.

" Stiùiridh an Tighearn thu an còmhnuidh; agus sàsuichidh e d'anam ri àm tarta; agus ungaidh e do chnàmhan; agus bithidh tu mar lios air a deadh-uisgeachadh; agus mar thobair fior uisge air nach tig fàiling uisge, Isa. lviii. 11.

*Gu'n tabhair Dia d'a chlann nithe maith na beatha so.*

" Ach mealaidh daoine macanta an talamh; agus gabhaidh iad tlachd ann am meud na sìth, Salm xxxvii. 11.

" Cha bhi dìth air a luchd eagail-san, xxxiv. 9.

" Cha chum e maith air bith uathasan a ghluaiseas gu h-ionraic, lxxxi. 11.

" Orrasan a dh'iarras an Tighearna cha bhi maith air bith a dhìth," xxxiv. 10.

*Gu'n stiùir Dia a chlann, le 'fhreasdal sònruichte 'nan uile shlighibh.*

" Cha'n fhàg, agus cha tréig mi am feasd thu, Eabh. xiii. 5.

" Imichidh tu a'd' shlighe gu tearuinte; agus cha tuislich do chos; oir bithidh an Tighearna na thearmunn duit, Gna. Fhoc. iii. 23. 26.

" Bheir e àithne d'a ainglibh mu d' thimchioll; chum do ghlèidheadh ann ad shlighibh uile.

" Coimhididh an Tighearna do dhol a mach, agus do theachd a steach, Salm cxxi. 8.

" Eadhon gu bhur seann aois, agus gu bhur falt liath, is mise féin an ti a ghiulaineas sibh, Isa. xlvi. 4.

*Gu'm beannuich Dia iadsan a ta dicheallach 'nan gairm.*

" Aithnidh an Tighearn am beannuchd ort, anns gach nì ris an cuir thu do làmh, Deut. xxviii. 8.

" Ithidh tu toradh do làmh; sonadh bithidh tu agus éiridh gu maith dhuit, Salm cxxviii. 2.

' Ni làmh nan dicheallach beartach, Gna. fhoc. x. 4.

" Esan a threabhas 'fhearann, sàsuichear le aran e.

*Gu'm beannuich Dia iadsan a choimhideas a shàbaidean.*

" Is beannuichte an duine a choimhideas an t-sàbaid gun a mì-naomhachadh, Isa. lxvi. 2.

" Ma philleas tu air falbh do chos o'n t-sàbaid, o do thoil féin a dheanamh air mo là naomha-sa; agus gu'n abair thu ris an t-sàbaid toil-inntinn;

" An sin gabhaidh tu tlachd anns an Tighearna; agus bheir mise ort marcachd air ionadaibh àrda na talmhainn; agus beathaichidh mi thu le oighreachd Iacoib d' athair, Isa. lviii. 13. 14.

*Gu'n duaisich Dia iadsan a ta siolmhor ann an deadh oibribh.*

" Thug e do na bochdaibh; mairidh fhìreantachd gu bràth, Salm cxii. 9.

" Nithear an t-anam fial sultmhor; agus an ti a dh'uisgicheas, uisgichear mar an ceudna e féin.

" Thoir urram do'n Tighearna le d' mhaoin; agus le ceud thoradh d' uile chinneis, Gna. Fhoc. iii. 9.

" Agus lionar do shaibhlean le pailteas; agus le fion nuadh ruithidh d' fhion-amair thairis, Gna. iii. 10.

" Beannuichear esan aig am bheil sùil fhial, oir bheir e dhe 'aran do'n bhochd, Gna. Fhoc. xxii. 9.

" An ti a bheir do'n bhochd cha bhi dìth air; ach air an ti dh'fholaicheas a shùilean bithidh iomadh mallachd, Gna. Fhoc. xxviii. 27.

" Tilg d' aran air aghaidh nan uisge; oir an déigh mhòran do laithaibh, gheibh thu e, Ecles. xi. 1.

" Is beannuichte na daoine tròcaireach; oir gheibh ad tròcair, Mat v. 7.

" Ge b'e bheir cùpan a dh'uisge fuar a mhàin r'a òl a dh' aon neach de na daoine beaga so, cha chaill e air chor sam bith a dhuais, Mat. x. 42.

" An sin their an Righ riu-san air a dheis, *Thigibh a dhaoine beannuichte m' Athair-sa, sealbhaichibh mar oighreachd, an rioghachd a ta air a deasuchadh dhuibh o leagadh bunaitean an domhain.*"

*Gu'm faigh sinn maith o chomunn nam firean.*

" An ti a shiùbhlas le daoinibh glic, bithidh e glic."

" An sin labhair iadsan air an robh eagal an Tighearna, gach aon gu tric r'a chéile, agus dh'éisd an Tighearn, agus chual e, agus bha leabhar-chuimhne air a sgriobhadh 'na làthair, air son na muinntir air an robh eagal an Tighearna, agus a smuainich air 'ainm, Mal. iii. 16.

" Bithidh iad leamsa, deir Tighearna nan sluagh, anns an là anns an dean mi suas mo sheudan ; agus coiglidh mi iad, mar a choigleas duine 'mhac féin a ta deanamh seirbhis da, Mal. iii. 17.

" Oir ge b'e àit' am bheil dithis no triùir air an cruinneachadh ann ceann a chéile a'm' ainmse, a ta mise an sin 'nam meadhon, Mat. xviii. 20.

*Gu'n cum Dia trioblaidean air falbh o 'chlann, ma bhios sin a chum maith dhoibh.*

" Coimhididh an Tighearn thu o gach olc.

" Coimhididh an Tighearna do dhol a mach, agus do theachd a steach o'n àm so eadhon gu bràth."

" Le 'iteagaibh còmhdaichidh e thu, agus fuidh sgiathaibh bithidh d' earbsa: bithidh 'fhìrinn 'na sgéith agus 'na targaid dhuit, Salm xci. 4.

" Cha'n éirich olc air bith dhuit ; agus cha tig plàigh am fagus do d' fhàrduich, Salm xci. 10.

Mar a ta na beannta mu thimchioll Ierusaleim, mar sin tha an Tighearna mu thimchioll a shluaigh, o'n àm so, agus gu bràth," cxxv. 2.

*Gum bi Dia maille r'a chlann ann an trioblaidibh, 'g'an coimhead, a chum nach dean iad cron orra.*

" 'Nan uile àmhghair, bha esan fuidh àmhghair, agus rinn aingeal a làthaireachd an tearnadh, ; 'na ghràdh agus 'na iochd rinn e féin an saoradh ; agus dh'iomchair e iad, agus ghiùlain e iad, rè nan uile laithean o shean, Isa. lxviii. 9.

" Cha chuirear gu nàire iad, ann an àm an uilc agus ann an laithibh na gorta sàsuichear iad. Is esan an neart ann an àm teanntachd. Cuidichidh an Tighearna leo, agus teasairgidh e iad o dhroch dhaoinibh, agus saoridh e iad a chionn gu'n d'earb iad as.

" Na biodh eagal ort, oir tha mise maille riut ; na biodh geilt ort, oir is mise do Dhia ; neartuichidh mi thu, seadh, cuidichidh mi thu, seadh cumaidh mi suas thu le deas làimh m' fhìreantachd, Isa. xli. 10.

" Na biodh eagal ort a chnuimh a Iacob, ni mise cobhair ort, deir an Tighearna Dia, agus d'fhear-saoraidh, Ti naomh Israeil, Isa. xli. 14.

" An uair a shiùbhlas tu trìd nan uisgeachan, bithidh mise maille riut ; agus trìd nan aibhnichean cha tig iad tharad ; an uair a dh'imicheas tu tre'n teine, cha loisgear thu, agus cha dean an lasair gréim ort."

*Saoraidh Dia a chlann a trioblaidibh 'na àm maith féin.*

" Saoraidh e thu o rib an eunadair, agus o'n phlàigh mhìlltich ; bithidh mi maille ris ann an teinn ; teasairgidh mi e, agus bheir mi urram dha, Salm xci. 3. 15.

" Is lionmhor àmhgharan an fhìrein ; ach asda air fad saoraidh an Tighearn e, Salm xxxiv. 19.

" Gairm orm ann an là na teanntachd, agus saoraidh mise thu, Salm l. 15.

" Aisigidh mise slàinte dhuit ; leighisidh mi do chreuchdan deir an Tighearna, Ier. xxx. 17.

" Tearnaidh mi thusa 'san là sin, deir an Tighearna, agus cha tuit thu leis a' chlaidheamh."

*Gu 'm beannuich Dia gach trioblaid, chum maith d'a shluagh.*

" Pillidh mi mo làmh ort, agus glanaidh mi uat do shalchar gu ro ghlan; agus bheir mi air falbh d'uile staoin, Isa. i. 25.

" Uime sin, le so glanar aingidheachd Iacoib air falbh; agus is e so an toradh uile, a thabhairt air falbh a pheacaidh, Isa. xxvii. 9.

" Agus tuitidh cuid dhiùbh-san aig am bheil tuigse, chum an dearbhadh agus an glanadh, agus an deanamh geal, Dan. xi. 35.

" Bithidh mòran air an glanadh, agus air an deanamh geal, agus air an dearbhadh, Dan. xii. 10.

" Agus bheir mise 'n treas earrann trìd an teine; agus glanaidh mi iad mar a ghlanar an t-airgiod; agus dearbhaidh mi iad mar a dhearbhar an t-òr; gairmidh iad air m'ainm-sa, agus eisdidh mise riu." Sec. xiii. 9.

*Gu'n cuir Dia, 'na àm féin, uile naimhde na h-eagluis fuidh chìos.*

" Ceannsaichidh mi do naimhdean uile, 1 Eachd. xvii. 10.

" Ni mise dioghaltas air toradh cridhe uaibhreach righ Asiria, agus air sealladh àrd a shùil, Isa. x. 12.

" Air an aobhar sin cuiridh mi mo dhubhan ann ad shròin, agus mo shrian ann ad bheul; agus pillidh mi air d'ais thu air an t-slighe air an d'thainig thu, Isa. xxxvii. 29.

" Oir brisear gairdeana dhroch dhaoine.

" Tha mise ann ad aghaidh, O Ghog; agus pillidh mi air d'ais thu, Esec. xxxix. 1. 2.

" Agus an sin foillsichear an t-aingidh sin, a chlaoidheas an Tighearna le anail a bheòil féin, agus d'an cuir e as le dealradh a theachd, 2 Tes. ii. 8.

" Agus na deich adhaircean,—bheir iad sin fuath do'n striopaich, agus ni iad fàs i, agus lomnochd, agus ithidh iad a feòil, agus loisgidh iad i le teine, Tais. xvii. 16.

" Agus buailidh mi do bhogha as do làimh chli, agus bheir iad air do shaighdean tuiteam as do làimh dheis,' Esec. xxxix. 13.

*Gu'm bàsuich clann Dè gu sonadh.*

"Thig iad ann an làn aois chum na h-uaighe mar a chuirear suas cruach arbhair 'na h-àm, Iob. v. 26.

" Siùbhlaidh e ann an sìth; gabhaidh esan fois 'na leabuidh, a ta 'g imeachd 'na ionracas, Isa. lvii. 2.

" Thoir fainear an duine foirfe, agus amhairc air an duine ionraic; oir is sìth as crioch do'n duine sin.

*Gu'm bi na fireana air an togail chum beatha shiorruidh.*

" Fuasglaidh mis' iad o chumhachd na h-uaighe; saoraidh mi iad o'n bhàs: O bhàis, bithidh mis' a'm' phlàigh dhuit; O uaigh, bithidh mis' a'm' sgrios dhuit, Hos. xiii. 14.

" Agus dùisgidh mòran diùbh-san a ta 'nan codal ann an duslaich na talmhainn, cuid gu beatha shiorsuidh; agus cuid gu nàire, agus masladh bithbhuan.

" Thig iadsan uile a ta 's na h-uaighibh amach; iadsan a rinn maith gu ais-eirigh na beatha.

" Togaidh mise suas e air an là dheireannach.

An ti a thog suas an Tighearn Iosa, togaidh e sinne suas, mar an ceudna, trìd Iosa, 2 Cor. iv. 14.

" An uair a dh'fhoillsichear Criosd, neach is e ar beatha-ne, an sin bithidh sibhse mar an ceudna air bhur foillseachadh mar aon ris ann an glòir, Col. iii. 4.

*Gu'n duaisich Dia oibre nam firean, anns a' bheatha ri teachd.*

" Deanuibh gàirdeachas, agus bithidh ro shubhach; oir is mòr bhur duais air nèamh, Mat. v. 12.

" Ge b'e neach a thréigeas tighean, no bràithrean, no peathraichean, no athair, no mathair, no bean phòsda, no clann, no fearann, air sgàth m'ainm-sa, gheibh e a' cheud uiread, agus a' bheatha mhaireannach mar oighreachd.

" Thigibh a dhaoine beannuichte m' Atharsa, sealbhuichibh mar oighreachd, an rioghachd a ta air a deasuchadh dhuibh o leagadh bunaitean an domhain.

" Gheibh thu comain ann an aiseirigh nam firean.

" Sealbhuichidh an ti a bheir buaidh, na h-uile nithe mar oighre, Taisb. xxi. 7.

*Coi'lionaidh Dia gach nì a gheall e.*

" Coi'lionaidh mi na mionnan, a mhionnaich mi do d'athair Abraham, Gen. xxvi. 3.

" Biodh fios agad, uime sin, an Tighearna do Dhia, gu'r esan Dia, an Dia fìrinneach, a chumas coimhcheangal agus tròcair riù-san a ghràdhaicheas e.

" Gu ma beannuicht' an Tighearn a thug suaimhneas d'a shluagh : cha do thuit aon fhocal gu làr d'a bhriathraibh maith uile, a labhair e, 1 Righ. viii. 56.

" Cha bhris mi mo choimhcheangal : agus an ni a thàinig a'm' bhilibh cha chaochail mi.

" Mar so deir an Tighearna, Ma dh'fheudar leibh mo choimcheangal-sa ris an là a bhriseadh, agus mo choimhcheangal ris an oidhche, agus nach bi là no oidhche ann 'nan àm féin; an sin fòs feudar mo choimhcheangal-sa a bhriseadh, Ier. xxxiii. 20. 21.

" Oir geallanna Dhé uile ann-san, *is* seadh iad, agus ann-san *is* AMEN iad, 2 Cor. i. 20.

" Thoir tuigse dhomh, agus gleidhidh mi do lagh : seadh, coimhdidh mi e le m' uile chridhe.

" Buin ri d' òglach a réir do thròcair, agus teagaisg dhomh do reachda, Salm cxix. 34.

" Cia milis le m' bhlas do bhriathra ! *ni's mìlse* tha iad na mil do m' bheul, Salm cxix. 124.

" Ciod a dh'iocas mi do'n Tighearna air son 'uile thiodhlaca dhomh, Salm cxvi. 21.

" Le m' uile chridhe dh'iarr mi thu : na leig dhomh dol air seachran o d'aitheantaibh, Salm cxix. 159.

" Gu bràth, a Thighearna, tha d'fhocal seasmhach anns na neamhaibh : o linn gu linn, tha d'fhìrinn.

"Tagair mo chùis, agus saor mi: a réir d'fhocail beothaich mi, Salm cxix. 154.

"Cuimhnich am focal do d' òglach, as an d'thug thu orm earbsadh, Salm cxix. 49.

"Co is cosmhuil ris an Tighearna ar Dia, a ta chòmhnuidh shuas? Salm cxiii. 5.

"Lùb mo chridhe gu d' theisteasaibh, agus ni h-ann gu sannt, Salm cxix. 36.

"An uair a chlaoidheadh mo spiorad annam, b'aithne dhuitse mo cheum, Salm cxlii. 3.

"Daingnich d' fhocal do d' òglach, air am bheil d' eagal-sa," Salm cxix. 38

---

Na geallana so thug mise fainear: mòran eile ta ann a dh'fheum ro òirdhearc; ach do bhrìgh gu'n iarr iad fosgladh airson na tuigse, cha chuirinn sios iad; air eagal, trìd anfhainneachd mo thuigse féin, gu'n deanainn dochair air na geallaibh prìseal. Ach thagh mi amach a' chuid bu shoilleire, agus iad sin a ta do ghnàth chum feuma araon do'n anam, agus do'n chorp, agus o'n d'fhuair mi féin mòr thairbhe. Is iad na geallanna na dìleaban a dh'fhàgadh dhuinne ann an tiomnadh ar n-Athar, agus tha sinne g'an sireadh a réir mar bhios feum againn orra. Agus mar nach fhuiling Dia dochann d'a chlann mu 'n nì sin a dh'fhàgadh 'an dìleab dhoibh le tiomnadh an Athar, ni mo chumas e air ais an nì sin a dh'fhàg a mhac againn 'na thiomnadh dheireannach, a dhaingnich e le 'fhuil. Uime sin, tagramaid air an son; oir a deir Esan, gu'm bi e air iarruidh anns na nithibh so chum an coi'lionadh dhuinn. Agus an uair a ni thu gealladh air bith a cho'chur, seall air son a' chùmhnaint, agus dean dìcheall air a choimhead, agus na bi 'n teagamh mu choi'lionadh an nì sin a chaidh gealtain, oir is comasach agus is fìrinneach an ti a gheall.

## A' CHRIOCH.